# EACHDRAIDH

NAN

# AINMHIDHEAN

AINMICHT' ANNS NA

# SGRIOBTUIRIBH.



EDINBURGH:
D. R. COLLIE & SON, 19 ST DAVID STREET.

*Price Sixpence.*

J. Stewart Murray

# EACHDRAIDH

NAN

# AINMHIDHEAN

AINMICHT' ANNS NA

## SGRIOBTUIRIBH.

LE R. CINNIBURGH.

AIR EADAR-THEANGACHADH GU GAELIC.

DUN-EIDINN:

CLODH-BHUAILTE AGUS R'AN REIC LE

D. R. COLLIE & MAC, 19 ST DAVID STREET.

1863.

## ROI'-RADH A' CHLO-BHUALADAIR.

Tha na duilleagan a leanas air an eadar-theangachadh gu Gaelic, o "*Eachdraidh nan Ainmhidhean ainmichte' san Sgriobtuir,*" le Mr Cinniburgh. 'S obair i a fhuair mor chliu anns a' Bheurla o iomadh deadh bhreitheamh. Bha i'n tùs air a sgriobhadh airson cloinn og mu 'n robh mor churam aig an ughdar; 'siad sin, Sgoillearan tigh nam bodhair 's nam Balbh air am bheil e féin 'na ard Riaghlair. Tha i a nis air a tairgse anns an trusgan Ghaeleach, do chloinn og eile ata ro chaomh leis a' Chlo-bhualadair, 's iad sin a luchd duthcha fein, ata, air dhoibh a bhi aineolach air a' bheurla mar so air am bacadh o bhi a' tarruing foghlum agus toilinntinn o chaochladh leabhraichibh air an cuir amach airson oigridh. Agus ged tha lan-chinnt aig an eadar-theangar gu'n caill an leabhar 'na eadar-theangachadh moran do' mhaise 's do' shimpliachd, gidheadh, tha dochas aige gum feud e a bhi na ghibht thaitneach do leughdairibh oga, agus gu'm feud e 'bhi na' mheadhon, cha 'n e amhain airson meudachadh an eolais, ach a chum am bioradh air aghaidh gu bhi faotainn tuigse, agus beachd ni's farsuinge air oibre Dhé.

D. R. C.

Dunéidinn, Mhàrt 1838.

## ROI'-RADH AN UGHDAIR.

Bha e air a chomharachadh, nach lugha na cuig ceud seorsa do ainmhidhean a t'ann, agus cuid dhuibh moilleanan do bheathaichibh; ata air aghaidh an t-saoghail, uile air an sgaoileadh feadh gach earrainn do'n talamh a reir an caochladh naduirean, a's a reir riaghladh glic an Cruithear, mar is fearr a fhreagras iad do fheum mhic an duine. Anns na duilleagan a leanas, tha e air a runachadh labhairt amhain mu 'na h-ainimhidhean sin ata air an ainmeachadh anns a' Bhiobull, maille ri beagan eile air am bheil an oigridh eolach, a thaobh a bhi tric a cluinntinn umpa.

Cha 'n e toilinntinn amhain a th'aig an eadartheangar 'na bheachd ann a bhi a' cur amach an leabhar so. Ach ann a bhi ag aithris mu thimchioll oibre Dhé, bha suil aige ri bhi a leigeil ris cliu a Bhith urramaich sin, agus le bhi a' feuchainn amach an gliocas agus a' chumhachd ata air am foilseachadh ann an dealbh nan ainmhidhean, agus an fhialachd ata air a taisbeanadh anns an ullachadh a rinn e anns gach ait co freagarach air an son, gu bhi a' tarruing amach, agus a' meudachadh nan smuaintean urram agus graidh bu choir do na h-

uile creutair reusanta altrum do thaobhsan is e tobar na h-uile bheatha, agus ughdar na h-uile mhath. Tha e, mar an ceudna, air a runachadh a bhi a cuir thuige air an inntinn gur coir, agus gur dleasdanas a bhi truacanta ri brùidean, do bhrigh gu bheil acasan mar againne comasan ata a' toirt dhoibh faireachdinn air toileachas agus air pian, agus do bhrigh gu bheil iad a' faotainn cuibhrionn do aire agus do chùram freasdalach Iehobhah, mar sin gur cinnteach a ni gur e 'ar dleasdanas gun a bhi a milleadh no a' cur bacadh air ruinntean a ghliocais agus a mhaitheis do'n taobh le bhi gun aobhar 'gam pianadh, no gu neor-thoirteal a' toirt air falbh am beatha. Tha eagal Dhe, tha co-thruas, seadh, tha gach coimhneas agus cathrandachd ann ar naduir a nuair ata iad air an aiteach' le gliocas fallain a toirmisg a leitheid.

Tha an leabhran beag so air a thairgse do na h-uile, ann an dochas gu'n coinnich e ri failte na muinntir sin ata do ghnath ullamh gu misneach a thoirt do na h-oidheirpean is anmhuinne ata air an deanamh a chum a bhi a' meudachadh eolais an linn ata ag eiridh."

MU

# AINMHIDHEAN

AINMICHT' ANNS NA

# SGRIOBTUIRIBH.

---

## AN LEOMHANN.

'S E so an t-ainmhidh do 'n goirear "righ nan ainmhidhean." Tha a chumadh morghalach agus dāna,—a ghamuin mor agus duallach,—a mhalluighean mor crom,—a shuilean cruinn agus teinnteach,—agus an coltas neartmhor ata air fhiaclan a' leigeil ris dealbh oilteal, garg, agus morghalach. Tha e 'na choigrich do eagal, agus mar gum biodh fhios aige air a neart féin seallaidh e mun cuairt dha, mar ard-uachdaran, agus a 'nuair a shuibhlas e 's ann le sgeimh agus le sochdar.

Tha e mor ann an neart. Tha righ Solamh, neach aig an robh deadh eolas air eachdraidh naduir, ag ràdh gur h-e 'n leomhann is treise 'measg bhruidean, agus nach pill e air falbh o bheathach air bith; tha companaich Shamsoin ag feòrach, "Ciod is treise no 'n leomhann?" Bheir e air falbh air uairean an damh is mo agus is treis air tréud, agus brisidh e amhach,

air dha greim a dheanamh air an toiseach le 'fhiaclan laidir. Brisidh e cnaimh droma eich le aon bhuille dheth a spòig; ni aon bhuille dheth earball duine laidir a thilgeadh a chum an lair. Cuiridh a mhisneach thuige an Leomhann gu dol air son cobhartaich gu lòm an raoin ged robh àireamh sluaigh ga amharc; tha Isaiah ag ràdh, "'Nuair a chruinnichear buachaillean 'na aghaidh; cha ghabh e geilt *ro 'n* guth, agus cha chaill e a mhisneach air son an co-ghair." Chunacas e gu tric a dol an caramh cuideachda cheannaichean a bhios a' siubhal feadh nan duchanan sin, agus a 'nuair a b-eigin da 'n ruaig a ghabhail 's ann a cathachadh agus aghaidh air a naimhdean. Ni lotan fearg a chuir air, ach cha chuir iad eagal air, ni mo a ghabhas e sgath air meud an aireamh shluaigh a bhios 'na aghaidh. Ach is ainmic a ni e gréim air ainmhidh air bith mar bi acras air: ach an uair a bhios an t-acras air tha a fhraoch agus a chonofadh uabhasach; bithidh e 'n uair sin ri friathladh ri taobh sruth uisge no aimhne air thì gach ainmhidh a thig air son casg ìotaidh do 'n t-sruth.] 'Nuair a thig a h-aon do na brùidibh so chum an uisge bheir e da 'n ionnsaidh le sicheamh uamhasach, agus is tric leis an glacadh air a cheud leum: màrbhaidh e 'm beathach air am beir e le aon bhuille dheth a spòig, a' glaodhaich san àm le beucail uabhasach, bheir e sin as a chéile 'na mhiribh e, brisidh e gach cnaimh 'na chollainn agus sluigidh se e le ciocras: ma tharlas dha gun seachainn se e, is ainmic a philleas e gus a chuspair cheudna a ris, ach theid e air ais gus an aite fhollaich a bh'aige roimhe. Is fearr leis feol

càmhail na feol air bith eile: Tha e air aitnris gu bheil e ro dheidheil air feol elephanta òga.

Tha Mungo Parc, am fear turais ainmeal sin, a bha a' siubhal feadh Africa, ag radh mar a bha e fein agus a chuideachd a dol air an aghaidh, thug iad an aire do Leomhan mor dearg, uidh bheag uatha, le a cheann sios eadar a mhagaibh. Bha Mr Parc a' saoilsinn gu'n leumadh an Leomhan orra air ball, rinn se e fein deas gu e fein a thilgeal air an talamh a chum gu'm b'ann air an each a thuiteadh an Leomhan 's nach b'ann air fein; ach cha robh mor acras air an Leomhan aig an am sin, no o aobhair-eigin eile dh'fhuiling e do 'n luchd turuis dol seachad gun mhoille.

Mar is gnàth leis gach fiadh-bheisd eile caidlidh an Leomhann rè an latha chum tighinn amach san òidhche le ni 's mo do spìd gu chobhartaich,

"Thig dòrchadas an sin gu luath,
'S theid ua-bheisdean nam frìdh,
A sholair cobhartaich 's gach àit',
O d' laimh-s' ag iarraidh 'm bìdh,
Ro eiridh greine pillidh iad
A rìs gu'n garaidh féin:
Is theid an duine a mach gu gnniomh
Gu luidh sios na grein."

"Beucaidh na leomhainn òg air son cobhartaich, agus ag iarraidh am bidhe air Dia. Eiridh a' ghrian, cruinnichidh iad le' cheile, agus na 'n àitibh tàimh luidhidh iad."

Tha beucadh an leomhainn air thì a chobhartaich mar fhuaim tairneineich fad as, 'nuair a chluinneas beathaichean na frìdh a ghlaodh, clisgidh iad le h-uamhas, ach cha ghlaodh e idir gun a chobhartach 'na fhianuis:—

"Am beuc an Leomhann anns a' choille an uair nach 'eil creach air bith aige?" "An beuc an leomhann òg ăs a gharaidh mar do ghlac e aon ni?" (ars Amos.) Ged is e 'n Leomhann uabhas an fhàsaich fhuaradh iomadach uair buaidh air le mac an duine. An uair a bha Daibhidh a' gleidheadh spreigh athar "thainig leomhann agus thug e uan aš an tréud, chaidh e mach agus bhuail se e agus shaor e an t-uan ăs a bheul, agus an uair a dh' éirich e 'na aghaidh rug se air fheusaig air agus bhuail agus mhàrbh se e." Tha e air innse dhuinn gu'n deach "Benaiah sios, agus gu'n do mharbh e leomhan am meadhon an t-sluic ri am an t-sneachda."

Le gleidheadh an fhreasdail tha daoine ann an tearainteachd; mar so bha Daniel air a shaoradh bho chumhachd nan Leomhainn chìorcrach le cumhachd Dhé; Dan. vi. 27.

Tha 'n Leomhann 'na shamhladh air ar n' àrd Fhearsaoraidh; bha e mar uan ann na' fhulangas agus na bhas; ach dh' fhas e mar an Leomhann do threubh Iudah 'nuair a chuir e bannta na h-uaighe fa-sgaoil. Tha e nis an neamh ri eadar-ghuidhe as ar leith, air eudachadh le morghalachd glormhor. Cha 'n eil obair breitheanais no trocaire nach 'eil e comasach a choimhlionadh. Labhraidh e agus tha e deanta; aithnidh e agus seasaidh gach ni daingean.

Am bheil an Leomhann 'na chùis uabhais do chlanndaoine? Am bheil gairgeachd an ainmhidh so 'na chuis eagail? Ach tuig gur h-e 'n t-uile-chumhachdach cuis eagail is mo, oir co aige tha fios air "cumhachd a chorruich?" "Smuaintichibh so, sibhse nach cuimhnich

Dia, mu 'n reub e sibh 'nur bloidibh gun aon ann as urrainn bhur tearnadh."

Bithidh cuid de Leomhainn beò trì-fichead bliadhna, ach 's e fichead bliadhna an aois mar as trice. Tha na Leomhainn r'a fhaotainn ann an Africa agus anns na h-aitibh is teodha do 'n Asia.



AN LIOPARD.

Tha 'm beathach so anns a' chuid mhor do dh' Africa. Ann an cuimeachd tha e gle choltach ri madadh mor coin; ach beagain ni 's lugha; tha aogas fiadhaich, sa shuilean luaineach, sa' shealladh neo-thairis, agus e gle lùghor na ghluasad, tha a theanga reasgach mar theangaidh an leomhainn, tha fhiaclan laidir agus biorach, a spuirean cruaidh agus géur, a bhian sgiamhach, iomadathach le buill chruinne dhubha. Tha 'chuid béin da 'n reic anns an rioghachd so féin cho daor ri deich puinnd-Shasunnach gach aon duibh.

Tha 'n Liopard deigheil air fantainn mu aonaichean bheanntan arda, far an tuinich e 'n uaighneas gus an eignich acras e gu tearnadh a chum nan rèidhlean; is toigh leis an ainmhidh uamhasach so uaigneas nan doir-

eachan fasail, ach is tric leis a bhi air bruaich nan aimhnichean air thi ainmhidhean callda agus fiadhach a ghlacadh 'nuair thig iad a dh'-òl as an t-shruth; 's tric leis e-féin fholach an dluthas a bharraich, as a sin leumaidh e sios air gach beathach a theid seachad na chòir; uaithe sin tha 'n Tighearna ag radh mu 'naimhdean :—" Mar Liopard san t-shlighe beuchdaidh mi iad," agus a rìs, "Ni Liopard faire thar am bailtean; gach aon a theid a mach as reubair iad 'nam bloighdibh do-bhrìgh gu bheil an lochdan lionmhor," agus gu fheuchainn nach comasach daoine air atharachadh a dheanamh air an cridheachan féin le'n gniomhara féin a mhain, tha 'n Tighearna leis an fhaidh Ieremiah ag farraid:—" Am feud an t-Etiopach a chraicionn a mhuthadh, no 'n Liopard a bhrice? an sin feudaidh sibhse bha cleachta ri olc maith a dheanamh."

Tha 'n Painter gle choltach ris an Liopard, an cumeachd, an dealbh, agus an gnathas.



AN T-AON-ADHARCACH.

THA 'm focal Eabhrach *Reem* air eadar-theangachadh

anns'a Bheurla *Unicorn.* Agus tha caochladh ughdairean a' saoilsinn gur e so an *Rhinoceros,* cuid eile a' saolsinn gur e a th'ann seorta do tharbh fiadhaich, cuid eile gur e seorta do ghabhair fhiadhaich ata ann, cuid eile a' their gur e seorta fiadh ata ann. Ach fathasd cha 'n eil e ro chinnteach ciod an t-ainmhidh ata air a thuigsinn leis an fhocal *Reem;* ach do thaobh 's gu bheil an *Rhinoceros* ni 's coltaiche ris an iomradh ata an Sgriobtuir a' toirt air an *Reem* no ainmhidh air bith eile a dh'ainmicheadh, agus gur e *Reem* an t-ainm a ghoirear gus an la an diugh do 'n Rhinoceros ann an Arabia, bheir sinn iomradh air anns an aite so.

Tha 'n t-aon-adharcach da-throidh dheug air fad, agus seachd troidhean air airde, tha adharc chruaidh o dha gu tri troidhean air fad a mach as a shroin, leis an tabhair e buaidh air an ainmhidh is gairge agus is treine san fhasaich. 'S e is teachd-an-tir dha duileach nan craobh, feur, agus luibhean, is toigh leis e-féin aoirneagan anns an lathaich, is miann leis taghail ri taobh bhreun-lochannan agus bhruachan aimhnichean. Tha e cho treun ann an neart ri aon do bheathaichean na frìdhe.

Tha seorta eile ann deth n' ainmhidh so air am bheil da adharc. Bha ceann aon dhiubh sin air a thoirt o thaobh deas *Africa*, anns a' Bhliadhna 1821, leis an Urram. Iain Caimbeul; agus tha 'n cloiginn, agus na h-Adhaircean, anns an tigh thaisg anns am bheil gach iongantais a bhuinneas do 'n Chuideachd an Lunninn airson cuir amach Theachdairean; agus tha luchd-sgill-naduir a bha 'ga sgrudadh, ag radh gu'm buin e do'n

*Unicorn*, no 'n Aon-adharcach ata air ainmeachadh anns an Sgriobtuir. Tha adharc dhireach air tri troidhean air fad amach a clar a bhathais le rud cruaidh adharcach eile anns am bheil ochd oirlich, direach air culaobh na h-adharc so. The cumadh na h-adhairce mora ro choltach ris a chumadh a th'air an adhairc aig an aon-adharcach anns a chot-arm Bhreatuinneach.

Tha'n Sgriobtuir gu tric ag toirt iomradh air neart a bheithich so. 'Nuair a tha Maois ag luaigh neart Ioseiph tha e 'g radh, "Tha adhaircean mar adhaircean aon-adhairceich." Se sin, Bidh a neart agus a chumhachd ro mhòr, Tha 'n t-uile-chumhachdach ag labhairt ri Iob, mar so:—"An ceangail thu 'n t-aon-adharcach le cuing anns a' chlais? no 'n cliath e na gleanntan ad dheigh?" ann am briathraibh eile an cuir thu anns a' chrann, no a cliathamh e a dh-aindeon:—"An earb thu as a chionn gur mor a neart, no 'm fag thu t-obair dha?" "An creid thu gun aisig e do shiol agus gu 'n cruinnich se e do' t-urlar-bualaidh." 'Se sin, am bi e toileach a dhol a steach do 'n stabull agad, agus an ith e biadh ann do phrasaich.

Tha e air aithris mu 'n aon-adharcach nach d'rinneadh fathasd fhagail cho callda 's gun dean e obair do chloinn daoine.



AN t-ELEPHANT.

Tha 'n t-Elephant r'a fhaotainn araon an Asia 's an Africa, ach cha 'n 'eil e nadurach do'n Roinneorpa no do dh' America. Se'n t-Elephant ceithir-chăsach is mò agus is treis' air an talamh : tha airde 'o naoi troidhean gu coig-deug. Tha cuid do dh' Elephanta ceithir mìle punnd do chudthrom, tha a chòm gle dhùmhail, amhach gle ghoirrid agus răg, a chasan garbh agus liobasda, agus earball coltach ri earball cullaich, a shul beag ach gu beothail, a chluasan fada agus leathann, a chraiceann cho cruaidh' is nach druigh an claidhe is géire air. Ach 'se a chuid as iongantaiche deth an trompaid a tha a' deanamh gniomh laimhe dha; sinidh e 'n trompaid fad' agus goirid mar as miann leis, togaidh e leis an trompaid am bonnasèa dheth an lar, cho maith ri snaimean a cheangal agus fhuasgladh de ròpan, fosglaidh agus dunaidh e geatachan, agus ni e greim air ni air bith co teann 's nach toir tarruing air bith uaith' e. Tha a chuinneana aig băr na trompaid e.

agus trompa tarruingidh e a steach uisge a chum iotadh a chasgadh no a chum e fein ionnlaid no fhionnaireachadh.

Tha' aig an Elephant ceithir fiaclan leis am pronn e bhiadh cho mìn ri mĭn; tha da chorr-fhiacail mhòr a' teachd a mach as gach taobh do bheul ris an canair iobhrai, tha iad so ro luachmhor gu obair ghrinn mar tha feadanan ciuil, a's pioban; tha aon dheth na corr-fhiaclan so aige ghna air a deagh bhleith a chum a dhion o nàmhaid, an te eile air son ghoireasan, mar tha craobhan a spionadh a bŭn, &c. Bithidh e beò air meicnean, luibhean, duileach, agus meangana oga chraobh, ithidh e mar an ceudna miosan, agus arbhar, ach is coma leis feol no iasg. 'Nuair a nithear callda e, beathaichear e le feur no fodar, no luibhean, no coirc innseanach air a bhruich 's air a mheasgadh le uisge.

Tha guth an Elephant uabhasach oilteal an uair a chuirear fearg air; tha 'chlaisteachd maith; tha e air aithris gur ro thoigh leis ceòl.—

Tha 'n t-Elephant 'na naduir suarc', umhailt, agus soirbh ri shealbhadair, tha mor speis aige d'a fhear gleidhidh; chunnacas e gu tric ga chriodach le thrompaid, tha e taingeil, foighidinneach, agus suairce, ach iocaidh e olc air son uilc le mòr dhioghaltas.

Dearbhaidh an da sgeula bheag a leanas gu'm bheil an t-Elephant araon comasach air daimh agus dioghaltas.—" Ghabh Elephant uairiginn na h-urrad do chion air leanabh beag 's nach biodh e sona ach a nuair a bhiodh an leanabh fagus da; is tric a chuir a Bhanaltrum an leanabh anns a' chreathail, agus chuireadh i

eadar coisibh an Elephant e, an nuair a bhiodh an leanabh na chodal chuireadh e air falbh na cuilleagan uaithe, agus an uair a bhiodh e a caoineadh dh'fhulaisgeadh e a ris gu codal e."

"Bha aon uair aig aite ris an abrair Macassar, duine aig an robh Elephant, agus air dha beagan do chnothan *cocoa* fhaotainn, bhuail e aon no dha dhiubh ri aodainn an elephant a chum am briseadh. An-ath latha air dha 'n-elephant cnothan *cocoa* fhaicinn amach air bord air an t-sraid, ghlac e aon dhuibh leis an trompaid agus bhuail e i air a mhaighstir anns a' cheann, agus bha e marbh air an spot."

Anns na linntibh roimhe, 'nuair a bha daoine a' cleachdadh nan Elephanta ann an cogadh bha seorta do chaisteal air a chuir suas air a dhruim, o 'n robh saighdinn a's sleaghan air an tilgeal leis an luchd-cogaidh, agus bha a chliathaichean air an armachadh le innealan geur a chum 's gum biodh e comasach air a rathad a ghearradh tre fheachd a namhaid.

'S tric leis an Elephant a bhi giùlan charbad agus charn, giulanaidh e gu comasach urrad ri sea eich; giùlanaidh e air a dhruim ceithir mile punnd air chuidthrom leis an triall e gun sgios o leath-cheud gu tri-fichead mile san latha. Cha d' fhuaradh a mach ciod i aois an Elephant fhiadhaich; ach i's tric le Elephanta gniomh a bhi beò sea fichead bliadhna 'sa deich.

Tha cuid ag saoilsinn gur h-e 'm beathach so am Behemot ainmichte ann an leabhar Iob. Tha cuid eile smuaineachadh gur h-ann a tha Iob aig labhairt mu 'n *hipopotamus* no 'n t-each-uisg.



## AN HIPOPOTAMUS NO 'N T-EACH-UISGE.

——"So dùchasach na dil' a thig air tir
A chuireas a mhag leathan suas a dh'iarraidh bidh,
Ni'n talamh siothadh fo'mar ni triall
A shirreadh lus measg ainmhidhean nan sliabh."

Tha 'n t-ainmhidh uamhasach so a chomhnuidh ann an uisgeachaibh Niluis, (amhainn mhor na h-Eiphit,) agus theirear ris mar an ceudna *Each na h-aimhne*. Tomhaisidh am fear firionn, a 'nuair a bhios e co mor s'a bhios e, seachd troidhean-deug air fad, seachd troidhean air airde, agus a cuig-deug tiomchail a chuirp. Tha a cheann uamhasach mòr, a chraos anabarach farsuing, neart agus meud ana-cuibheasach 'na fhiaclaibh, a shuilean agus a chluasan beag, agus a chosan co goirrid 's nach mor nach 'eil a bhru a' suathadh na talmhainn.

Tha an cunntas a leannas maille ris na briathraibh a ta ga' mineachadh le ughdar araidh a dol fada a chum daingneachadh na barail gur e an t-ainmhidh so am behemot, a ta air ainmeachadh anns an XL caibdeal do leabhair Iob.—

"Feuch a nis behemot, a rinn mise maille riut," (no,

mar a dh' fheudta eadar-theangachadh, na do choimhearsnachd.)—Cha ruigeadh an t-Uile-chumhachdach a leas argumaid a thoirt a duthaich fad as a chum uile chumhachd a dhearbhadh do Iob. Bha an t-ainmhidh so (an t-each-uisge) ri fhaicinn ann an Nilus an amhainn a ta le a tuiltibh uaibhreach a' sruthadh tre chriochan a ta ri iommal Arabia (an tir 's an robh Iob.)

"Ithidh e feur mar dhamh."—Bithidh an t-each uisge (no Hipopotamus) air uairibh an companas ris an damh, ag ionnaltradh air na h-aon chluaintibh, agus tha beagan coltais aige ris ann an cumadh a chuirp agus a chosan.

"Feuch a nis tha neart 'na leasraidh, agus a spionnadh ann an iomlaig a bhroinne."—'Sann anns na leasraidh a ta neart 'na luidhe. Tha iomlag agus broinn an eich uisge air an dion le croicinn a ta co laidir, agus co tiugh 's nach urrainn an lann is geura an tolladh.

"Gluaisidh e earball mar sheudar, tha feitheanludhaidh a shleisde ceangailte ri cheile."—Tha earball an eich-uisge garbh 'sa bhun agus ni's caoile 'sa bharr, coltach ri crann seudar, agus ged a tha e garbh agus goirrid gluaisidh se e gu h-ullamh 'nuair as aill leis.

"Tha a chamhan laidir mar umha; tha a chnamhan mar chrannaibh iarainn.'—Tha na briathra so a' giulan beachd air neart ro mhor. Tha Dampier ag cur an ceil gu'm faca e an t-each-uisge (no Hipopotamus) a toirt caob anns an robh ceithear troidhean le fhiaclan a bāta a dh'aon ghreim, agus mar sin a cur a' bhāta 'sa ghrunnd, agus a 'nuair a rinn e so dh-fhalbh e a' crathadh a chluasan.

" Is e tùs slighean Dhé e."—'Se aon do na, h-ainmhidhean is uamhasaiche a rinn an t-Uile-chumhachdach a chruthachadh.

" An ti a chruthaich e, feudaidh esan a chlaidheamh thoirt am fagus da."—Is 'e esan amhain a rinn e is urrainn a bheatha a thoirt air falbh ; no mar a ta cuid do eadar-theangairean ag radh. Esan a rinn e chuir e fiaclan mor laidear agus geur 'na bheul coslach ri claidhe leis an gearr, 'sam pronn, 'san cagainn e am feur 's gach ni eile air a bheil e beathachadh. Tha so fior mu'n each-uisge.

" Gu cinnteach bheir na sleibhtean dha feur, far am bi uile bheathaiche na machrach ri sùgradh."—Tha so mar an ceudna a' freagradh ri cleachdamh an eich-uisge oir ged as ann san uisge a ta e mar is trice beo gidheadh thig e a dh'ionaltradh air tir, seadh thig e 'mach re na h-oidhche gu mullach nam beann 's nan cnoc ; agus mun cuairt dha feudaidh beathaichean na machrach cluiche gu tearuinnte.

" Fo na crannaibh dubharach luidhidh e, am falach na cuilce agus na lathaich. Comhdaichidh na craobhan dubharach e, le 'n sgaile cuartaichidh seileach an t-sruthain e."—'S ann a measg na cuilce is taitniche leis an each-uisge a bhi, 's iad a sgail o theas na greinne am feadh a bhios e ri fois.

" Feuch thig amhainn gu cruaidh air, agus cha dean e cabhaig ; bidhidh dochas aige 'nuair a thig Iordan a mach g'a bheul."—Tha so mar an ceudna 'cordadh ri cleachdamh an eich-uisge; theid e a-steach gun sgath anns na tuiltibh is doimhne, agus coisichidh e gu'n

fhiamn ann an grunnd an t-sruth, a' fuireach ni's mo na leth uair mu'n tig e gu uachdair an uisge.

" Co a ghlacas e 'na shealladh, no a thollas a shron le dubhan."—Cha mhor nach 'eil e do-dheanta an t-each-uisge a ghlacadh, no buaidh a thoirt air, ma gheibh e "cothrom na Feinne," uime sin tha na h-Eiphitich a' cleachdamh foil a chum a chur an sas. Ni iad faire ri taobh na h-aimhne gus an teid e amach do'n mhachair a dh'ionnaltradh; an sin ni iad dig mhor dhomhainn air an t-slighe air an deach e seachad, agus comhduichidh iad tharis an dig le geugan, talamh, agus duilleagan, air dhasan, pillidh air a cheap-tuislidh so, tha e a tuiteam anns an dig; an sin leumaidh na sealgairean o chul nam preas, a tilgeal an gathan mu 'cheann, agus an sin cuiridh iad as dha.



## AM MATH-GHAMHAINN DONN.

Tha Math-Ghamhainn dònn 'na bheisd fiadhaich aonaranaich ag fantuinn ann an aitibh fasail, tha 'gharaidh no 'fhail ann an cosaibh chreag, am beanntaibh uaig-

neach a dh'ionnsaidh an triall e mu dheireadh an fhoghair far am fan e aireamh sheachdainean gun bhiadh, gun ghniomh, gun ghluasad. Mun am sin beiridh an te bhoirean na cuileanan do 'n tabhair i baine re cheithir miosan.

Mu thoiseach an Earraich thig am Math-Ghamhainn fireann agus boireann maille ri 'n cuid cuilein a mach as am fail, air ti dol bas le caoille agus bochdainn; rannsaichidh iad gach ionad mu 'n cuairt doibh air son bidhe. Tha iad ro dheigheil air mil, ni air son an tric leo sireadh agus fhaotainn le mor sheoltachd.

Tha aig a' Mhath-Ghamhainn dhonn coig meoir air gach cois, a chasan toiseach tha e gnathachadh mar lamhan: 's beag an ni a dhuisgeas a chorruich, agus an uair a bhios fearg air as mairg a thachras ris, 'nuair a dh'fhagair soitheamh e bidhidh e gle umhailte da mhaighstir, ach cha 'n ion earbsa as; 'nuair a bhios e og iunnsaichidh e falbh na sheasamh direach air a chasan deiridh agus danns a dheanamh, agus caochladh cluichean eile air son fearas-chuideachd. Ach ann an teagaisg do 'n ainmhidh so falbh direach a dheanamh tha moran cuiridh ga' dheanamh air. Tha moran dhiubh air a marbhadh gach bliadhna ann an America; ach cuid do dh'uairean glăcar beo iad le lionta.

Bha'm Math-Ghamhainn uairiginn ri fhaotainn anns an eilein so; ann an laithibh Bàn-righ Ealasaid Shasunn, bha'tar 'gan toirt do 'n duthaich so a chum an cuir ann am buailidh a chathachadh ri grainne chon, faladha bha ro aingidh, ach a bha ro mheasail aig na Sasunnaich san àm sin.

Leumaidh am Math-Ghamhainn air a' chobhartaich gu samhach ciùin tŏsdach; agus air dha bhi cinnteach gu bheil i aige, eiridh e air a chasan deiridh, iathaidh e 'spoigean romach timchioll air a chreutair air am faigh e greim, agus cuiridh e gu bas e le borb-fhasgadh uamhasach.

'Nuair a bha Daibhidh a' buachailleachd caoraich athar thainig Math-Ghamhann, agus thug e uan as an treud; ach chaidh Daibhidh as a dheigh, agus bhuail se e, agus thug e 'n t-uan as fhiacla. Agus an uair a thog am fiadh-bheathach colgarra e fein a suas an aghaidh Dhaibhidh a chum a ghlacadh 'na mhagaibh, rug an t-oganach gaisgeil air fheusag air, "agus bhual, agus mharbh se e." Mar so shaor an Tighearna oglach fein o mhag a' Math-Ghamhainn.

Tha 'm Math-Ghamhann boireann uamhasach borb coirbte 'nuair a ghoidear a cuileinean. 'Nuair a philleas i dh'ionnsuidh a garaidh agus a mhothaicheas i gu 'n d' thugadh air falbh iad bithidh i air a chaothach agus air bainidh a chum liodairt. Tha ceann-faileadh aic leis an aithnich i am bealach a thug an gadaich air, agus ma ghlacas i e tha e cinnteach a bhi air a tharruing 'na bhloighdibh as a cheile.

Thainig dà Mhath-Ghamhainn as a choille a' reub da fhichead agus a dha do na chloinn a bha fanaid air Elisha, aon do fhaidhean Dhe ann an Israel. "Gabh a suas' fhir mhaoil," ars' iad-san, a' magadh agus a' tarchuis air an duine naoimh, agus uime sin bha Dia feargach riutha, agus chuir e a' Mhath-Ghamhainn ga 'n sgrios. Cha 'n 'eil amharus nach e Dia a sheol na Math-

Ghamhainn so' chum peanas a dheanamh air an oigridh ud arson an aingidheachd ; agus ann an deanamh sin choimhlion Iehobhah an ni a roi-innis e le beul Mhaois ioma latha roimhe sin, agus a dh' fhag e mar shanus aig na h-Iudhaich. " Mur eisd sibh rium-sa, cuiridh mi fiadh-bheathaichean 'n nur measg a ghoid-eas bhur clann air falbh." Tha Solamh ag radh, tha 'n t-amadan na aimeideachd na chuis fhuathais ni's motha na Math-Ghamhainn o 'n spuinear a' chuileinean.

'Nuair a rinn Dia, trid an fhaidh, an truaigh a bha gu teachd air na deich treubhan a roi'-innseadh tha e 'g radhainn : " Coinnichidh mi iad mar Mhath-Ghamhann o 'n tugadh a cuileinean ;" 'se sin, air dhomh a bhi air mo bhrosnachadh le 'n cuid peacaidhean, doirtidh mi mach orra teas mo chorruich gus am bi iad gu buileach air an sgrios ; agus gearr an deighidh sin thainig arm-ailtean nan Asirianach a steach orra teannachadh na tire, agus thug iad air falbh na dh' fhag an claidheamh beo, do chiomachas bhuan-aimseireil, ghoirt agus chrait-each.

## AM MATH-GHAMHANN TUATHACH.

Tha aireamh mhor do na beathaichean so anns na duthaichean a ta timchioll air cridhe na h-Airde Tuath ; ach is ainmig a chithear iad na 's faide gu deas na Newfoundland, Camus Hudsoin, agus an tir Ghrein lanach. Tha 'm Math-Ghamhann Tuathach mu dha-throidh-dheug air fad ; tha' chluasan agus a shuilean beag, agus fhiaclan anabarrach mor. Tha' fhionnadh

fada, molach, garbh agus geal, a bhuill ro laidir, agus fior-bharr a shroine dubh. Re an t-samhraidh sann air eileinibh deighe 's gnath leis na h-ainmhidhean cruadalach, neo-uisgidh so a bhi fuireach. Tha iad nan snamhaichean taghta; ach cha 'n fhan iad fada fo 'n uisge. An uair a tha na mill 'ëighe so air am fuasgladh o cheile, agus air an giulan air falbh le gaoith no le side, suidhidh na beothaichean so orra gus am bi iad air an aisig air falbh gu ard-dhruim na mara; cuid dhiu a' faotainn bais leis an acras; agus feadhainn eile bhios beo gus an rach iad air tir ann an Iceland no ann Norbha. Anns na h-amaibh sin feudar a chreidsinn gu 'm bi cail agus tograidhean math ac' air son bidh; acrach, caol, agus neo-shultmhor ithidh iad a suas gach ron,' mial-mhara, agus garbh-iasg air am faigh iad greim. Tha feol a Mhath-Ghamhainn geal agus air bhlas muilt-'eoil; tha i anabarrach reamhar, agus tha a' chuid geire air a leaghadh gu bhi na h-ola.

'Se fior Mhath-Ghamhann mara a ta 'sa bheathach so, agus is docha nach robh eolas air bith aig sgriobhadairean a Bhiobuill air, oir bha iad fada o 'n ait agus o na lom-chladaichean a ta 'n t-ainmhidh allmharach a' tagbal.



AN TIGEAR.

THA 'n Tigear 'na bheathach ro bhriagha, sgiamhach r'a fhaicinn, ach na 's craois-fhuiltiche na ceithir-chasach air bith eile. Tha iotadh air son fala do-shasaichte, agus 'se feoil dhaoine is fearr leis gu mor na feoil ainmhidh. Is gnath leis sgrios, dith-mhilleadh agus àr oillteil a dheanamh air treudan na duthcha 'sam bheil e; agus cha bhac sealladh do dhaoine e o gach gne lom-sgathadh a dheanamh. Tha neart an Tigeir cho mor 'san uair a mharbhas e fiadh gu 'n giulan e leis e gu reidh socrach gun spairn. Cha 'n e sin a mhain ach chunacas e gu tric a' marbhadh mairt-allaidh, agus ga 'n giulan air a ghuailinn a dh' ionnsuidh a gharaidh.

Cha 'n 'eil ainmhidh air bith, biodh a neart cho mor sa'smath leis, do nach tabhair an Tigear aghaidh. Bha iomadh baiteal uamhasach fuilteach eadair e-fein agus an leomhann; agus, a raoghainn air striochdadh 'sa chaonnaig, sminig a thuit iad marbh an glaicibh a cheile. Tha beuc an Tigeir oillteil, gu h-araidh ra chluinntinn san oidhche. 'S ann do dh' Asia 'bhuineas

an Tigear, agus gheibhear e cho fad gu tuath ri China. Tha e 'g-aiteachadh Beinn Ararat, air na stad an Airc an deigh na dile; ach 'sann anns na h-eileinibh Innseanach is ro lionmhor na Tigearan.

Ann an China agus an Tartari chithear gu tric luchd-turuis a ghabhal an rathaid, agus feadhainn eile a giulan lochrain rompa' chum na Tigearan a sgathachadh air falbh agus mar sin an teasairginn o na h-uile-bheisdean allta so. Agus ann an iomadh cearn do na h-Innsean tha na Tigearan a' marbhadh aireamh mhoir do luchd-gearraidh na coillidh agus do 'n mhuinntir a tha 'g-obair anns na frithean leth-oireach. Tha 'n aireamh dhaoine tha air am milleadh leis na beisdean so gach bliadhna ann an Sumatra do-chreidsinn; oir an sin 'sminig a rinneadh bailtean iomlan a' lom-fhasachadh leo gun anam fhagail beo sa' bhaile!

Tha craicionnan nan Tigear ro luachmhor am beachd luchd-aiteachaidh dhuthchannan na h-Airde 'n Ear, agus gu sonraichte ann an China far am bheil iad a' comhdachadh suidheachan nam breitheamhan leo. Cha 'n eil iomradh air bith mu 'n ainmhidh so san Sgriobtuir.

O chionn beagan bhliadhna bha buidheann araidh nan suidhe fo sgail craoibh air bhruaich aibhne ann am Bengal. Gun sgath gun churam bha iad a comhradh agus na mionaidean a dol a seachad gu reidh-cheumach; ach air ball, feuch, Tigear fa 'n comhair! Bha 'n uile-bheisd uamhasach ga uimeachadh fein a chum borb-ionnsuidh bais a thoirt orra. Ghlac uamhann gach aon dhiubh, dh' fhaodadh mionaid an cuir do 'n t-siorruidheachd. Le tapadh-inntinn ro chliu-thoiltinneach ghlac bain-

tighearna og a bha nam measg a sgaileag, agus sgaoil i gu h-obann farumach an eudain an Tigeir e. Chuir grad-shealladh an ni so air bhoile e, theich e gu luath, agus mar so bha chuideachd uile air an tearnadh o bhas uamhasach agus obann.

Cia taingeil bu choir duinne 'bhi do 'n Dia Uile-chumhachdach a chionn nach 'eil ar crannchar againn ann an duthaich far am bidheamaid buailteach do liodart agus do bhorb-ionnsuidhean nam beathaichean allta so! Tha e air a bharaileachadh gu ceart nach d' fhuair iad sud comas coire air bith a dheanamh air mac an duine gus an d' thainig am peacadh a steach do 'n t-saoghal; se 'm peacadh a dh' fhag buailteach do gach truaighe sinn, agus a thug a chruitheachd gu leir gu bhi ri caoidh agus ri saothair le pein.



AM MADADH-ALLAIDH.

Is creutair lŏnach, ciogailteach am Madadh-Allaidh ris am bheil e ro chunnartach tachairt an uair a bhios e air acras, ach air dha' bhi lān bidhe, tha e cho soirbh chiuin

ri uan. Tha e 'm bitheantas na 's modha na cu; ach, ann an iomadh doigh, ro-choltach ris a bhruid sin. The e tuille a's ceithear troidhean air fad. Tha' neart gu leir na pheirceall agus na fhiacla,—agus bidhidh e e beo mu fhichead bliadhna.

Tha 'm Madadh-Allaidh a chomhnuidh air feadh nam beann; anns a' gheamhradh is gnath leis tearnadh dh' ionnsuidh urlar nan srath far am faigh e caoraich agus gabhair; agus tha e ro sheolt ann am buaidh fhaotainn air ainmhidhean is treise na e fein. An uair a ni e greim air, caora, air uan, no air gabhair, tha e caoin shuarach mu 'm marbhadh as an t-seasamh,—'s fearr leis an treorachadh air chluais na dhian-ruith far am bi buidheann chraos-fhuilteach do Mhadaidh-Allaidh eile, a ni an strachdadh nam miribh as a cheile. Tha ceann-faileadh a bheathaich so ro mhath,—mothaichidh e le 'shroin am bealach air na thriall ainmhidh air bith agus leanaidh 'se e gu colgarra. Gheibh e faile iolair no fir-eun marbh iomadh mile air astair o 'n aite 's am bi 'chairbh.

Bha iad ag amharc air a Mhadadh-Allaidh mar an namhaid a b'oillteill, agus a b'allmharaiche bh'aig mac an duine anns a' cheud linn do 'n t-saoghal; agus gu fortanach dhuinne chaidh an lom-ghearradh as an rioghachd so.

Tha 'm Madadh-Allaidh r'a fhaotainn ach a bheag anns gach cearn. Tha iad ro-lionmhor ann am fialaonaichean na Gearmailt; tha iad na 's lugha meudachd ann an Senegal, na tha iad san Roinn-Eorpa; agus an

America mu thuath tha iad beag, dorch-neulach agus gabhaidh iad deanamh callda.

Bha baintighearna ann an Switzerland aig an robh fear dhiubh so mar chuilein coin eile mu 'n tighe. Bha e ro thoigheach air a bhan-mhaighsteir, agus air dhi dhol re tamuil o na bhaile b'furasda thuigsinn air gu 'n robh e duilich cianail air son na dh' fhalbh. Air dhi tighinn dhachaidh, cho luath 'sa chual e tailmrich a cas,—ruith e 'na comh-dhail,—leum e 'n airde ri le mor aoibhneas ga failteachadh,—chuir e spog air gach gualainn aic,—agus mar gu 'm biodh a shonas tuille 's mor gu bhi mairinneach ghrad thuit e marbh!

Anns an Sgriobtuir tha daoine cealgach, seoltcharach, coirbte air an samhlachadh ri Madadh-Allaidh; an uair a ta e 'g radhainn, "ni Beniamin sgrios mar mhadadh-allaidh," se tha e ciallachadh gu 'm biodh treubh Bheniamein colgarra agus fuileachdach. Agus an uair a tha Criosd ag radhainn ris na deisciobuill, "Cuiridh mi mach sibh mar chaoraich am measg mhadraidh allta," tha e gu soilleir a roi'-innseadh dhoibh gu 'n deanamh peacaich neo-iompaichte gu garg an geur-leanmhuinn agus an sarachadh.

Mu laithibh siochail an t-soisgeil tha Isaiah a' cur an ceill gu 'n dean, "am madadh-allaidh comhnuidh maille ris an uain;" 'se sin ri radhainn, bidhidh daoine doirbh air an iompachadh leis an t-soisgeul gu bhi teachd beo gu stuam, measarra, neo chronail, agus gabhaidh iad comhnuidh le cheile mar bhraithrean ann am banna graidh, agus ann an sith. Tha luchd teagaisg breige air an samhlachadh ri Madadh-Allaidh: "Bith-

ibh air bhur faicill," arsa Criosd, "'o fhaidhean breige a thig da'r ionnsuidh ann an culaidhean chaorach, ach a ta o 'n leth a-stigh mar mhadraidh allta."



AN SIONNACH.

Tha 'm beathach clis, tapaidh, carach so r'a fhaotainn anns gach cearn do Bhreatuinn. Is gnath leis a mhada' ruadh cadal re an latha, agus togail air a thrusadh criche fo sgail dhubharach na h-oidhche. 'Siad maighichean, rabaidean, cearcan agus eoin bheaga is fearr leis do gach biadh.

'Sminig a rinn an Sionnach call mor dhoibh anns an Eadailt agus anns an Fhraing le dhol a-steach do na fion-liosaibh, agus an craobhan fhagail lom gun mheas. 'San oidhche ceumaidh e gu samhach a dh'ionnsuidh saibhlean agus mach-thighean nan tuath'nach a ghoid agus a phlunndrainn gach ni air am faigh e greim. Agus an uair a ghlacas e tuille 's a bhios feumail dha ra ithe san àm claghaichidh 'se toll an sud is toll an so far am folaich e a lon gu curamach ga 'n comhdachadh le h-uir.

Tha sealg an t-Sionnaich air aon deth na cleasan is aoibhinn leis na sealgairean. 'Sminig a lean iad e san

ruaig leth-cheud mile; agus nan tarladh do na coin a ghlacadh,—cha b'ann air mi-thapadh a' rachadh dha,—ach gu treun danarra a' comhrag, a' caobadh, a' beumadh agus a' teumadh gus nach bitheadh ach gann mir an caramh a cheile deth !

Tha'n Sionnach fior-thurail ann an taghadh ait' san dean e garaidh dha fein. Claghaichidh e toll ann an iomal coille, aig iochdar creige, no theagamh ann am braclach, na'n garbhlaichean chlach. Anns a' Ghaeldachd tha lionmhoireachd an luchd oighreachd a cumail Bhrocairean—(na, mar is freagraich da'n dreuchd)—*conmhairean*, gu cuir a's do'n t-Sionnach, agus is aoibhinn an sealladh, bhi faicinn nan abhac, agus nan tollaireanan ga chuir imrich as an t-saobhaidh.

Ann a ionad comhnuidh tha e na 's seasgaire na bha Slanuighear na 'm peacach re a thuruis air an talamh. "Tha tuill aig na sionnaich," arsa dluth chompair a bhroin, "agus nid aig eunlaith an adhair, ach cha 'n 'eil ait aig Mac an Duine anns an leig e a cheann."

Bha tir Iudea lan do Shionnaich. Tha so leoir-shoilleir o eachdraidh a' Bhiobuill mar a leigeas a ghearr-naigheachd so fhaicinn. "Agus chaidh Samson agus ghlac e tri cheud Sionnach agus ghabh e leusan-teine, agus thionndaidh e earbull ri h-earbull, agus chuir e leus teine anns a' mheadhon eadair gach da earbull; agus an uair a chuir e teine ris na leois, leig e air falbh iad am measg arbhair na 'm Philisteach; agus loisg e 'n da chuid na h-adagan, agus mar an ceudna an t-arbhair a bha na sheasamh, maille ris na fion liosaibh agus ris na croinn ola."

Bha Herod, a thug an ceann do dh' Eoin Baiste, na phrionnsa cealgach cruai-chridheach; agus air an aobhar sin, tha Criosd, anns an dara-caibdeil deug do Shoisgeil Lucais, ga shamhlachadh ri Sionnach.



## AN CAMHAL

Tha da mheall air druim a' Chamhail agus tha e na 's modha na'n dromedari. Sann air na beathaichean so tha na marsandan Turcach, Persianach, agus Eiphiteach a' giulan gach gne bhadhair agus cheannuigheachd. 'Sgnath leo so iad fein aonadh na'm buidheannaibh no na'n cuideachda mora, aig amaibh theid an aireamh osceann deich mile, agus aireamh nan Camhail na's airde; ris a cho-chruinneachadh mharsandan so their iad *carabhan*, agus se 's aobhair dha, an dion bho robairean. Is ann ri buidheann dhiu so, a chaidh Ioseph a reic le' bhraithrean:—" Agus thog iad suas an suilean, agus,

feuch, bha cuideachd do dh' Ismaelitich a teachd o Ghilead le'n camhalan a giulan spiosraidh agus mirr, agus ioc-shlaint a sios do'n Eiphit."

Air iarrtas an fhir-greasaidh crupaidh an Camhal a sios ri lar le chăsan luibte fodha, agus mar sin luidhidh e gus an cuirear an sac air a dhruim. An uair a theid eallach a chuir air eiridh e, agus mu mhothaicheas e tuille 's trom e, cuiridh e suas iargunn tiamhaidh gear-anach ach gus an deanair na's eu-truimee.

Aig gach beathach a chnamhas an cir mar a ni 'n Camhal, tha ceithir stamagan no ceitheir aitean air son cumail am bidhe; ach aig a Chamhal tha cuig. Tha'n t-ait no'n soire so aig fo a'mhuineal air son cumail uisge a ni dha re mios; agus an uair a ta e tartmhor agus ann an aitean tioram bruchdaidh e mach uisg as a bholg so air feadh nan stamagan eile, agus mar sin ni 'se e fein urachadh agus fhionnaireachadh. Anns na fasaichean farsuinng aonarach far am bheil an talamh lom agus neo-tharbhach,—anns nach 'eil eoin no ainmhidhean, nithibh snagach no luibhean,—seadh, anns nach 'eil dad r'a fhaicinn ach cnuic ghainmhich agus cuirn do chnaimhean luchd-turuis a bhasaich air an t-slighe, an sin tha'n Camhal a gabhail an rathad fo throm-eallaich gun bhlasadh air biadh no air deoch theagamh fad seachduinn! Tha 'chasan ro fhreagrach air son imeachd air na ban-fhasaichean gainmhich so, ach gu tur mi-iomchuidh a chum coiseachd air bog-laichean. Mur bhiodh an Camhal cha b'urrainn aon anam triall thar na 'm fasaichean sin, agus air an

aobhar sin tuigear cho fior fheumail sa tha e do'n luchd-aiteachaidh.

Tha e cho saor coiseachd air tir 'sa tha e turus-cuain a dheanamh far am bheil na camhalan pailte. Cha phaidhear air son na 's urrainn Camhal a ghiulan do mharsandachd, (se sin se no seachd ceud punnd air chudthrom,) o Bhagdad gu ruig Aleppo, astair se ceud mile, ach ceitheir puinnd Shasunnach.

Tha ceann-faileadh aig a Chamhal leis an fairich e c'ait am bi uisg fad mu'n tig e da choir, agus ma bhios e ro tartmhor, tionndaidh e ga ionnsuidh mu'n tuig am fear greasaidh do thoirt aire.

Tha bainne a Chamhail pailt, agus air a mheasgadh le h-uisge, na shar-dheoch, air am bheil mor mheas aig na h-Arabianaich. Bidhidh am beathach so beo mu leth-cheud bliadhna, agus costaidh aon diu fichead punnd Shasunnach agus a cuig.

Bha ionmhas na'm priomh-aithrichean a coi'-sheas-amh ann an coir a bhi aca air moran Chamhalan. Bha iad ro lionmhor ann an tir Iudea, agus ann an duth-aichean na h-Airde'n Ear. Bha tri mile dhiu so aig Iob agus an deighidh laithean a sharachaidh dhol a seachad bha se mile aige.



AN DROMEDARI.

Theireadh na Greigich o shean Camhal-na-reis ris an Dromedari na ris a chamhal Arabianach. Cha 'n 'eil aig an ainmhidh so ach aon mheall air a dhruim; agus tha iad na's lionmhoir ann an Arabia agus ann an cearnaibh tuathail Africa, na seorsa camhail air bith eile. Tha iad na's luaithe mar an ceudna agus air an cleachdadh ann an gnothaichean air am bi deifir.

Tha iad air an teagasg mar eich ann an Arabia araon air son marcachd, agus ruith na reise; agus cha mhodha orra ceud mile astair a dheanamh gach latha. Cha'n fheum iad cuip na spor gu'n greasadh air an aghaidh; agus bheir fonn an orain agus an fheadainciuil barrachd beothachaidh-inntinn dhoibh a chum triall air an turus. Tha na h-Arabianaich a' cumail a

mach gu'n ruith aona deth an cuid Dromedariean uidhear astair ann an aon latha sa ni 'n t-each is luaithe a ta ac' ann an deich; agus ma tha so fior is ro chothromach a thuirt Ieremiah "an dromedari luath," ris an ainmhidh so, agus cha'n ionghnadh na h-Arabianach a bhi ga mheas mar aona deth na tiodhlacan is luachmhoir a bhuilich an t-uile-chumhachdach orra.



## AN T-EACH.

Tha 'n t-Each da' rireadh na bheathach sgiamhach, fearail agus briagha, agus air aona deth na h-ainmhidhean is feumaile do mhac an duine. Tha e so ionnsaicht, treun agus umhailte. Tha na h-eich-reis anabarrach luath dian-astaireach; cuid dhiubh a ruidheas mile ann an da mhionaid agus cuid eile na 's modha. Tha e na chuis-mhaslaidh gu dearbha, agus na aobhair dhoilgheis do gach inntinn thuigseach gu 'm bheil an

t-ainmhidh so air a dhroch ghiullachd le goraich dhaoin amaideach. 'S iad na h-eich Arabianach is lugha na h-eich-reis Bhreatuinneach, ach tha iad anabarrach sunndach eutrom gu leum. Cha bhuail Arabianach Each air son ni air bith.

Tha na h-Eich Innseanach fuath'sach crion agus crosda. Thainig aon dhiu so do Lunnain mar ghibht do Bhan-Righ-Deorsa III., nach robh na bu mhodha no madadh mor coin.

Tha na gearranan Gaelach agus na h-eich bheaga Shealtuinneach air son an luathais, an grinnis agus an deadh sheasaidh-chas ro mheasail.

Tha 'n t-Each mor cartach trom, leasg agus liobasda, ach tha e ro fheumail air son obair an aitich agus na tuathnais. 'Se aois chumannd an Eich fichead bliadhna no deich bliadhna thar fhichead ; ach theagamh gu 'm bheil trom spairn na oibre tha e' deanamh, agus an droch ghiullachd a gheibh e gu minig aig laimhean dhaoine, a giorrachadh a bheatha. Is ann air corca, ponar, feur agus fodair a thig an t-Each beo ; cha 'n ithear fheoil ach leis na coin ; tha iomadh deadh bhall airneis air a dheanamh dheth leathair a sheiche, agus a ghaoisd air a cleachadh ann an deanamh chaithrichean, min-shuidheachanan agus ioma ni eile.

Tha buaidhean airde 'n Eich cogaidh air an cuir a sios gu snasmhor le peann an sgriobhaiche naoimh : "An d' thug thusa neart do 'n each ? an d' eudaich thu a mhuineal le taireanaich ? An dean gealtach e mar an leumnach-uaine ? is uamhasach gloir a' chuinneine. Buraichidh e le 'chois anns a' ghleann, agus ni e gaird-

eachas na neart: theid e air aghaidh an coinneamh an airm? Ni e magadh air eagal agus cha bhi uamhann air, agus cha phill e air ais o fhaobhar a' chlaidheimh. Ni 'm balg-saighid torman na aghaidh, an t-sleagh loinreach agus an gath. Le gairge agus feirge cladhaichidh e 'n talamh; agus cha chreid e gur i fuaim na trompaide a ta ann. Am meadhon fuaim na trompaide their e, Ha! ha! agus fad as gabhaidh e boladh a chatha, tairneanaich nan ceannard agus na h-iolaiche." Iob xxxix.

Bha na h-Eich ro ghann am measg nan Eabhrach an tus an aimsir; cha robh Each idir aig na Priomhaithrichean, agus an deighidh do chlann Israeil tir na h-Eipheit fhagail, bha e air a thoirmeasg dhoibh Eich arach. Theagamh gu 'r e 'n t-aobhair a bha aig Dia air son sin a dheanamh gu 'n d' thugadh e orra 'n cuid cogaidh a leigeadh dhiubh, agus earbsa ann-san a mhain air son tearantachd o 'n naimhdean. Be Solamh a cheud duine a bhrist aithne so an Tighearna, oir bha aig air an cruinneachadh carbaid agus marc-shluagh; agus shealbhaich e 40,000 prasach eich air son a charbaid, agus 12,000 marcach. Ach theagamh gur ann air son greadhnachas a bha e ga 'n cumail, 's nach ann air son cogaidh, oir bha e na dhuine glic, ciuin, siobhalta.



AN SEBRA.

Tha 'n t-ainmhidh so na 's modha na 'n asail. Tha' cheann mor,—a chluasan fada,—a chasan caol finealta, agus a chumadh ro chumadail. Tha bhian boidheach sleamhuinn cho min ris an t-sioda, le stiaian geala, donna agus dubha coltach ri ribeinean. Tha chasan, a' chluasan agus earbull mar an ceudna gu h-eireachdail air am breacadh na air an stialadh.

Tha 'n Sebra ag aiteachadh nan ionadan is teotha do dh' Africa far am bheil groidhean mora dhiu ra 'm faicinn ag ionaltradh air na machraichean comhnaird a ta 'g aomadh dh'ionnsuidh *Cape-of-Good-Hope*. Tha na groidhean so fior thaitneach do shuil an fhir-turuis airsnealaich.

Cha d'fhuaradh riabh doigh air an fhiadh-bheathach so dheanamh salt na soitheamh. Reasgach agus neor-easamaileach 'thaobh naduir, cha luidh e ri traileileachd no ri cuing. Tha e cho ro fhaicilleach 's nach fuilling e dad a' thighinn am fogus da, agus cho luath 's nach gabh e glacadh.

Ach na 'n glacta og e, theagamh gu 'n gabhadh e ciuineachadh cho math ri beathaichean fiadhaich eile.

Chaidh iomadh aon dhiu so a thoirt do Shasuinn agus do dh' Albainn; anns an robh aon dhiu gu sonraichte cho soithidh 's gu na chuir a 'm fear-coimhead leanabanan a' mharcachd air.

Tha cuid do luchd eachdraidh an duil gu 'r ionnan an beathach so, agus an asal fiadhaich tha air ainmeachadh ann an leabhar Ioib, ach tha cuid eile fo mhuthadh barail.



AN ASAL SHOITHIDH.

Cha 'n 'eil creutair air bith cho ciuin, cho foighidneach na cho dian-leanailteach ris an Asail. Tha e stuaim 'na bhiadh agus ithidh e gu toileil an t-iomal feoir is suaraiche. Ach mar dheoch cha 'n ol e ach an t-uisge glan o 'n t-sruthan; a ghnath fo eagail gu 'm fluich e chasan; air alt, air dha bhi air an rathad, gu 'n seachain e gach meanbh-pholl agus clabair. Tha baine 'n Aiseil bhainnionn gu minig air a ghabhail ann an tinneas caithidh, agus cha 'n ainmig a fhuaras iocshlaint ann

Tha 'n creutair suairce so gu tric a' faotainn droch charadh o dhaoine an-iochdmhor a ta 'cuir eallach air a' dhruim nach urrainn da 'ghiulan, agus an deigh sin a ta ga sgiursadh gun truas. Thigeadh dhoibh so, smuaineachadh air an Sgriobtuir a ta teagasg dhoibh a bhi caidreach ri h-ainmhidhean. 'Nuair a choinnich Esau a bhrathair Iacob agus a dhiarr e air a dhol air an t-slighe maille ris, dhiult 'se e ag radhainn: "Tha fios aig an Tighearna mo Dhia, gu 'm bheil na treudan agus an fheudail a ta agam-sa trom le h-al, agus ma dh' iomainear iad gu dian aon latha gheibh an treud uile bas." "Nochdaidh an duine iochdmhor trocair d' a ainmhidh." Fo lagh na 'm modhanna chuir Dia mar fhiacha air an duine buintinn gu tairis r'a Aiseil. A reir so, 'se aon aobhair air son an d' aithne Dia an t-sabaid a choimhead naomh chum nach deanta oibre le "damh no le h-aiseil." Tha truacantas Dhé 'g iarraidh an Asal "fhuasgladh o' phrasach agus a threorachadh chum an uisge;" agus na 'n tarladh dha tuiteam ann an slochd, a thogail as gun dail. Mar so tha Dia 'teagasg dhuinne curam a bhi oirnne air son sonas agus caidreadh nan creutairean is suaraiche chruthaich e, agus bu mhaith gu 'm foghlumaid sinn uile.

Tha Asailean an Airde'n Ear na 's modha agus na 's briagha na tha iad an duthachaibh air bith eile. Ann an linn na 'm priomh athraichean bha 'm beathach so na bu roghnaiche leo na 'n t-each air son ioma gne oibre. Bha e aig clann Iacoib a' giulan gach seorsa eallaich; agus tha e coltach nach robh ceithir-chasach air bith eile ac' a' toirt sil as an Eiphit. Ri linn na 'm

breitheamhna bha e air a mheas 'na mhor-urram a bhi marcachd air Asalaibh ; agus, mar an ceudna, ri linn Dhaibhidh, righ Israeil, b' iad daoine mora mhain a chite marcachd orra. Ach o linn Sholamh bha e air a chunntadh taireil agus na chomharradh air bochdainn duine fhaicinn gu follaiseach ga mharcachd. A reir so, rinn am faidh Sechariah a roi'-innseadh gu 'n rachadh Righ Shioin a-stigh do dh' Ierusalem, eadhon Iosa Criosd le slainte, gu h-iorasal a marcachd air asail agus air loth mac na h-aiseil ; ni a thachair mar a chi sibh.—Mat. xxi. 6, 7.

Tha cunntas fior iongantach againn anns XXII. caib. do leabhar na 'n Aireamh mu 'n Asail. An sin tha sinn faicinn an ainmhidh so air a stiuradh le cumhachd Iehobhah a chum Balaam a chronachadh, air dha duais na h-eacoraich a ghradhach' ; seadh, an asal bhalbh le guth duine a' geur-chronachadh ana-ceile an fhaidh.

## AN ASAL FHIADHAICH.

Tha 'n Asal fhiadhaich ann an ioma doigh ro choltach ris an Asail shoitheamh ; ach gu mor na 's cumadail. 'Nuair a ta Iehobhah a' labhairt ri Iob as an iom-ghaoth tha e 'gairm aire an duine dh' ionnsuidh nadur do-cheannsaichte an ainmhidh sin. "Co a chuir an asal fhiadhaich fa sgaoil? na co a dh' fhuasgail ceanglaichean na h-aiseil fiadhaiche? Do 'n ionad tamh' an fhasach, agus an lom thalamh. Tha e 'deanamh tarcuis air mor shluagh a bhaile, ni mo' tha e fo iomagain thaobh bagraidh an fhir-greasaidh : 'se farsuinneachd

na 'm beann is ionaltradh dha, agus tha e 'sireadh gach luibh uaine. Tha 'm beathach so cho fior luath 's nach tig an t-each is brais-shiubhlaich an airde ris anns an reis. "Tha e 'magadh air mor shluagh a bhaile," 'se sin, an dream a ta 'g iarraidh dluth air, agus a sireadh a dhith-mhilleadh; tha e fochaid air an lionmhorachd agus a tarruing tlachd o bhi ga 'm mealladh na 'n dochas.

Anns na h-aitean neo-thlusail 's a'm bheil e 'tuineachadh, feumaidh e, iomadh uair, astar fad a dheanamh thar bheann a 's ghleann, mu 'm faigh e 'n sud 'san so beagan bhileagan feoir. "Se farsuinngeachd na 'm beann is ionaltradh dha agus tha e sireadh gach luibh' uaine."

Tha gliocas a Chruithear gu soilleir air fhaicinn ann an gne agus cail a bheathaich so a dheanamh co-fhreagrach do 'n doigh anns am bheil e teachd beo. Tha ghne a' cordadh ri falamhachd na duthcha agus a chail ri seirbhid na 'n luibhean a ta fas innte. Ni doirleach do dh' fheur seachd-neulach, agus deoch do dh' uisge neo-shoilleir lan-thoilichte e. 'Nuair nach gabh iad so gleidheadh anns na machraichean, togaidh e air do na beannta far am bheil am feur a' fas agus an t-uisge a' ruith. 'S ann ris an ni so bha sul aig an t-Salmadair 'nuair a thubhairt e, "Tha e' cuir nan sruthanan do na ghleann a ta ruith am measg na 'm beannta; tha iad mar dheoch aig uile bheathaichibh na machrach; tha na h-asalain fiadhaich ag ol an lān."

Ach aig amaibh failnichidh eadhon na nithe so,—tha lus nam beann air a losgadh suas agus na fuaranan

air an tioramachadh. Agus anns na h-amaibh saraichte sin, 's gnath leis an Asal fhiadhaich seasamh air bhearradh creige 'chum gu 'm fuaraich a ghaoth an teasaich a bhios na fheithean agus gu 'n sluig e' ghaoth air son bidhe. Mar so, ann an laithibh Ieremiah, " Sheas na h-asalain fiadhaich air ionadaibh airde; shnotaich iad suas a ghaoth; dh' fhailnich an suilean do bhrigh nach robh feur ann."

## A' MHUILEID.

Tha 'n t-ainmhidh so slaodach r'a fhaicinn, ach tha e ro shlanteil agus falain. Bi'dh cuid dhiu beo deich bliadhna fichead. Tha e ro fheumail ann an giulan shac troimh chăs-rathaidean monadail agus garbha far nach urrainn each dol gu math. San Spainte tha moruailsean na rioghachd' air an giulan leis na Muileidean, agus cha 'n ainmig a reiceas aon diu air son leth-cheud na theagamh tri fichead ginidh.

Bha Mhuileid na bheathach gniomhach, saothaireachail o shean ; agus bha dh' urram aig gu na ghabhadh e do sheirbhis righrean agus phrionnsan. Bha Daibhidh, an righ bu chumhachdaich na linn, a' marcachd air aon dhiu so, agus an latha' chuireadh an crun air Solamh sann air Muileid a chunnaic iad e 'triall. Bha Absalom, mar an ceudna, a' marcachd air Muileid 'nuair a chaidh e 'steach fo gheuga craoibh mhoir dhăraich 'sa ghlacadh e air fhalt le meuraibh na craoibhe, air alt, gu na chroch e 'n sin ged a dh' imich a Mhuileid a bha fodha air falbh uaithe.

A chlann bheaga amhaircibh air bas Absaloim, agus tuigibh gu 'm bheil Dia diumbach riuth-san a bheir eas-umhlachd do 'm parantan. Air a' chrochadh ri crann bha e air a ghairm mallaichte le Dia, agus mhothaich e gu 'n robh "slighe an aingidh" da' rireadh doirbh.

Cha 'n 'eil Mhuileid idir air dheireadh ann an luathas; anns a' Ghreig bha e na chleachdadh ac' fheuchann ann an reis nan carabaid; agus am measg nan Romanach bha mor mheas air an ainmhidh cheudna air son a' luth-chleasachd. Agus cha 'n 'eil teagamh nach ann air son a luathas a chaidh a thaghadh le Mordecai agus Ester, maille ri ainmhidhean bras-shiubhlach eile, a ghiulain litrichean agus ghnothaichean cudthromach le deifir troimh gach cearn do 'n rioghachd Phersianach.

'Nuair a phill na h-Iudhaich bho chiomachas Bhabiloin bha aireamh mhor ainmhidhean ac' a' giulan an triall; b'e aireamh an eich seachd ceud agus se deug thar fhichead; am Muileidean dà cheud dà fhichead agus a cuig; an camhail ceithir cheud a 's cuig deug thar fhichead; agus an asail se mile, seachd ceud agus fichead.



## AN DAMH.

Cha 'n 'eil ceithir-chasach idir ann is feumaile do mhac an duine na 'n Damh. Tha nadur ciuin, soirbh, seimh aig agus gun mhoran costais 'na chumail-a-suas. Le foighidinn agus gu toileil lubaidh e 'mhuineil do na chuing agus cleachdaidh e a neirt ann an tarruing a chrainn-treabhaidh. Ann an laithibh Ioib bha na daimh a' treabhadh agus na h-asailean ag ionaltradh ri 'n taobh. 'Nuair a chaidh Eliah a dh'ungadh Elisha mar fhaidh fhuair 'se e a treabhadh le da-cuing-dheug dhamh; agus ann an duthchaibh na h-Airde 'n Ear bha an t-ainmhidh so ac' a' tarruing chart no feun. Ann an leabhair na 'n Aireamh tha e air innseadh dhuinn gu 'n d'thug prionnsan Israeil an tiodhlacan a dh'ionnsuidh an Tighearna air se cartan mora, agus gu 'n robh da dhamh a' tarruing gach cart.

'Nuair a dh'eirich Daibhidh gus an righ-chaithir thug pobull Israel leo aran air asalaibh, air camhailean, air muileidean, agus air daimh. Bha an Damh mar an ceudna air a chleachdadh ann an saltairt a mach an eorna, ach a nise 's ann le suisdean agus le muilleangaoith' a bhualair e.

Bha beartas nam priomh-aithrichean a co-sheasamh ann am moran cruidh no feudal a bhi aca. Bha Abraham ro-ionmhasach ann an spreidh agus ann an oir. Bha aig Iob seachd mile caora, tri mile camhal, agus cuig ceud paidhear dhamh.

Tha 'n damh air a mharbhadh agus 'fheoil air a h-ithеadh leis gach seorsa; tha fuil an Daimh air a c.eachdadh ann an deasachadh an t-siucair, agus dheth na gheir tha iad a' deanamh choinnlean. Ni iad cirean, lochrainn, pisean agus ioma ni 'eil deth 'adhaircean. Tha daimh na h-Eipheit cho gheal ris an t-sneachda, agus anabarrach mor somulta.

Tha 'n tarbh aig amaibh cho fiadhaich is gu 'n doır e ceann do dhuine, ach is uair aineamh a chuireas damh no mart dragh eadhon air naoidhean.



A' BHO

Leth-char coltach ris an tarbh na cumadh ach gur e ceann beagan is lugha. Cha 'n 'eil ainmhidh ann cho feumail rithe. Tha 'cuid baine na lon fallain taitneach gu h-araidh do 'n oigridh. An uair a theid a mhisreadh na a dheasgnadh cinnidh e na im ; agus an uair a

bhiudichear e fasaidh e na ghruth, agus o gnruth na chais.

Ri oigridh a chruidh canair laoigh agus ris an fheoil aca so theirear laoigh'eol; seors' bidhe air am bheil iomadh neach ro thoigheach do bhrigh a h-anmhuinneachd agus a blasmhorachd.

Bha clann Israeil aon uair cho eucorach is gu 'n d'rinn iad aoradh do laogh òir, obair an lamhan fein, agus mar sin chaochail iad an gloir gu cosamhlachd daimh a dh'itheas feur.—Ecsodus xxii. 1—6.



A' CHAORA.

Tha Chaora na beathach neo-lochdach, anabarrach stuaim agus seimh. Tha i mar an ceudna na beathach seasmhach cruadalach, agus fulangach air fuachd. Tha fiosrachadh nadurra aic' air an am anns an d'thig droch aimsir; uime sin, ni si i-fein tearuinte mar is bitheanta fo sgaile creige na fo dhubhair bruaiche mu 'm beir an fhras oirre. Is minig a chunacas Caoraich roi' stoirm a' cruinneachadh a-steach do shaibhlean no theagamh a sireadh fasgadh anns an aon tigh ris a' chiopair.

Anns a' Gheamhradh is minig a chualas badun deth

na creutairean so, a bhi air an adhlacadh beo fo an t-sneachda re mhoran laithibh, agus a chaidh a thoirt as a rithist gun choire gun deireas. Tha Chaora na beathach ro fheumail do 'n duine, 'ta feoil math agus falain, dheth a cloimh tha sinn a' deanamh ar n-aodach, agus deth a craicinn ar lamhuinnean. Is fearr leatha ionaltradh air na reidhleanan na air na beanntaibh. Bi'dh na reitheachan a' comhrag r'a cheile le 'n cinn as le 'n adhaircibh ; agus an uair a bheir madraidh ruadha no coin ionnsuidh bais air na caoraich, iathaidh na reitheachan mu 'n cuairt doibh, a cumail nan caorach anns a' mheadhon, air alt, an uair a thig an sionnach ma thuaram beagan shlatan doibh, gu 'n leum an reith na choir le neart cho mor 's gu'r tric a dh' fheumas am madadh luathas na 'n cas a shabhaladh a bheatha. Mar so, an uair a tha na Caoraich, agus na reitheachean comhluath is ainmig uair a gheibh dith-milteach buaidh orra.

Tha' Chaora gun bhuachaill buailteach do dh' iomadh gabhadh ; uime sin, tha daoine ann an staid naduir air an samhlachadh ri caoraich. 'Nuair a chunnaic Iosa 'n sluagh ghabh e truas riutha do bhrigh gu 'n d' fhannaich iad, 's gu 'n robh iad air an sgapach mu 'n cuairt mar Chaoraich gun bhuachaill. Tha Chaora buailteach do dhol air seachran o chluainte a sealbhadair ; agus, is amhuil sin, a chaidh an duine air seachran o Dhia, agus cha deoin leis pilleadh. " Chaidh sinn uile air seachran mar Chaoraich, thionndaidh sin uile gach aon g'a shlighe fein." Bithidh ath-ghairm nan Iudhach cosmhuil ri co-chruinneachadh Chaorach ; oir mar so tha

'n Tighearn' ag radh, " Feuch, iarraidh mi mo Chaoraich, agus siridh mi air an son ; tionalaidh mi iad as gach ait, agus bheir mi ga 'n duthaich fein iad." Ri linn an lagha bha uain air an iobart gach latha le cloinn Israel, ni a bha ro fhreagrach a chum an inntinn a threorachadh dh' ionnsuidh uain Dhe a bha ri tighinn. " Is e so an ni a bheir thu suas dh' ionnsuidh na h-altrach gach aon lath, da uain, uain ni thu iobradh 'sa mhaduinn, agus uain 'eil san fheasgair."

Bha 'n t-uan mar an ceudna air a chleachdadh mar iobart aig cuirm an dol-thairis anns an Eiphit. Ghairm Maois seanairean Israeil, agus thubhairt e riu tarruingibh a mach, agus gabhaibh da 'r ionnsuidh fein uan a reir bhur teaghlaichean, agus ulluichibh a' chaisg. Agus gabhaibh bad hisop, agus tumaibh e 'san fhuil, agus cuiribh an fhuil air an ard-dhorus, agus air na h-ursainnibh ; agus cha 'n fheud neach agaibh dol a mach as bhur tighean gu maduinn ; oir thig an Tighearna a bhualadh nan Eipheiteach ; agus tarlaidh an uair a chi e an fhuil air an ard-dhorus, agus air na h-ursainnibh, gu 'n gabh e seachad, agus nach leig e leis an fhear-millidh dhol a stigh do bhur tighean a chum 'ur bualadh. Agus an ni so coimhididh sibhs' agus bhur clann mar reachd gu siorruidh.

Mar so tha 'n t-uan na shamhladh air an Fhear-shaoraidh bheannaichte. "Feuch," ars' Eoin Baiste, "Uan Dhe, tha toirt air falbh peacaidhean an t-saoghail." Agus tha 'n t-Abstol Eoin ag radh, mar ann an aisling, " Feuch ann am meadhon na righ-chaithreach sheas uan a chaidh mharbhadh." Tha Criosd a' co-shamhlach-

adh a phobuill ri treud chaorach do thaobh am macanta s agus an umhlachd, agus do bhrigh gu 'm bheil iad buailteach do naimhdibh, do-aireamh agus ghabh e dha fein mar ainm am "Buachaille maith."—Eoin x.



A' GHOBHAR.

THA Ghobhar na beathach clis, mireagach. Is fearr le ionaltradh anns na creagan sgorrach na air airidh a ghlinne. Leigidh a misneach leis a' Ghobhar seasamh gu neo-sgathach an eudann na creige; agus air ard-bhearradh na beinne 's miann le a' bhi trusadh bidhe far an rachadh spreidh eile bas le cion ionaltraidh. Is ionmhuinn le taghaich anns na fraoch-bheannaibh gorma far am faigh i bileagan nosar mar ri creamh-nan-creag agus meanganna oga craobh ra 'n ithe.

Tha baine na gaibhre air a mheas na 's fearr, agus na 's falaine na baine air bith eile; agus na dheadh dheoch-eidirinn gu leigheas an tinneas-chaitheamh; agus is lionmhoir an luchd-galair a thriallas do ghorm bhiannta na h-Albainn a chum gu 'm faigh iad ra ol e.

Cha robh seorsa feoil no sithinn air bith cho maith am beachd nan Eabhrach ri feoil na 'm meann.

Fo lagh Mhaois b'e Ghobhar aon deth na beothaichean falain a bha na 'n samhladh air Slanuighear pheacach. Air latha na h-iobairt reitich fhuair an t-ardshagart da Ghobhar fhiorrain o na cho-thional, agus nochd 'se iad am fianuis an Tighearna aig dorus a' phaillinn. Agus thilg Aron croinn air an da bhoc; aon chrann air son an Tighearna, agus crann eile air son a' bhuic a rachadh as do 'n fhasach.

Bha 'm boc air na thuit an crann agus a chaidh iobradh a' ciallachadh bais Chriosd, agus am boc a fhuair saorsa agus a leigeadh as do 'n fhasach na shamhladh air ais-eiridh an t-slanuighir o na mairbh; Lebh. xvi.

'Se seorsa Gobhair a ta ann dheth an *Chamois* tha air ainmeachadh anns Deut. xiv. 5. Tha 'm beathach so anabarrach naireach agus sgiamhach.



## A' MHUC.

Tha Mhuc na beathach cumannda r'a faicinn anns gach duthaich. Tha i reamhair, trom, le' suilean beaga

domhain na ceann. Aithnichear oirre 'thaobh coltais gu 'm bheil i trom-cheannach neo-thoinisgeil. Is toigh le an cleas ris an canair " balg-ri-greine," agus a bhi ga labradh fein anns a' chlabair. Dheth gach creutair ceithir-chasach si mhuc is sailche; 'se i-fein a' chomhdachadh le salchair a tlachd is modha; bu diomhain oidheirp a thoirt air a cumail glan; oir cha luaithe 'mhothaicheas i i-fein glan no 'ghrad-philleas i gu 'graineileachd. Ni fuigheal gach gne bidhe teachdan-tir iomchuidh do na mhuic. Cha dean i tarchuis air dad:

> Bog na cruaidh, ma chanair biadh ris
> 'Si nach diult a cheud ni 'thachras.

Tha beo mhothachadh aic ann an glacadh gach seorsa faile; tha i mi-fhoistinneach roi chaochladh aimsir, agus ri gaoth airde tha i daonnan an imcheist. Bha mhuc air a gairm neo-ghlan leis na h-Iudhaich, agus air a h-ioma-sgaradh thir o Iudea.

O theachd Chriosd tha lagh nan ainmhidhein glana agus neo-ghlan air a chuir air chul. " Tha uile chreutairean Dhe maith, gun tarchuis ra dheanamh air nith air bith, ach is coir gach ni a ghabhail le breithbuidheachais."



## AN CU.

Cnamhaidh goile coin cnaimhean, agus an uair a mhothaicheas 'se e-fein tinn, ithidh e feur air son purgaid. 'S gann gu'm faicear fallas air, ach ri aimseir theath bidh' theangaidh a mach air a leth-chraos. Cumaidh e fad air chuimhne beud no lochd air bith a

rinneadh air, agus tha e tur bhuailteach do chaothach no do ghalair critheannach tha air aobhaireachadh le dian-theas an t-samhraidh. Tha e anabarrach furachail ann an eisdeachd; agus an uair a chaidleas e, tha cuid fo-bharail gu'm bheil e buailteach do bhi faicinn bhruadairean. Cuiridh e 'dha no thri' chuir dheth mu'n dean e luidhe; failtichidh e a mhaighstir air gach am gu teo-chridheach, agus cha cheadaich e do neach air bith coire' dheanamh air gun aicheamail. Air thurus ruithidh e roimhe air an rathad mhoir, gu tric a' seasamh agus a' coimhead as a dheigh; agus aig dealachadh nan rathaidean 's cleas dha seasamh gus am faic e 'n ceum air an triall a mhaighstir. 'Nuair ghoideas e dad air bith snagaidh e air falbh agus earbull eadar a chasan. Tha e na fhior-namhaid do luchd-siubhaill, agus do dhaoine eu-cuanda, agus is tric leis a bhi drandan ruitha. Co riabh a chunnaic neo-dhilseachd a choin? no co is urrainn mi-thaingeileachd a chur as a leth?

Cha bheathach an Cu a bhios beo fada; 'se da bhliadhna dheug no ceithear deug an aois is bitheanta leis fhaicinn. Ach chuala, mu chuid do choin a bha beo fichead bliadhna.

Tha'n Cu air ainmeachadh san Sgriobtuir mar bheathach taireil; agus air dha bhi air a ghairm neoghlan an lagh Mhaois 's tearc iad a fhuair fasgath an tighean nan Iudhach.

'S an Airde 'n Ear bha na coin a fas leisg, tromacheannach, balbh a thaobh dian-theas na ducha; agus mar sin ri linn Isaiah bha faidhean, agus sagairtean Israeil neo-shunndach, caoin-shuarach, agus mi-iomch-

uidh air son dreuchdan na h-eaglais. " Tha n luchd faire uile na'n coin bhalbha nach urrainn tabhannaich; tha iad a tuiteam nan cadal is gu'n sineadh fein a sios —is ionmhuinn leo suain. Is coin ghionach iad nach urrainn an sath fhaotainn."

Tha 'n t-Abstol Pol a' samhlachadh luchd-teagaisg breige ri coin a thaobh an ginich air son ionmhas saoghalta. " Bithibh air bhur faicill o mhadraibh, bithibh air bhur faicill o dhroch luchd teagaisg, coimhidibh sibh fein o'n chomh-ghearradh," Phil. iii. 2.

Tha peacaich neo-iompaichte thaobh truaillidheachd naduir, air an samhlachadh ri coin, agus tha e air a' chuir an ceill nach d' theid iad a-steach do'n Ierusalem nuadh. " Oir an taobh a muith tha madraidh," &c. Taisb. xxii. 15.



AN CU MÒR.

Tha'n Cu Mor deth ghne choin a chaidh a' thoirt air tus a' earrainn do dh' America ris an canair *Newfound-*

*land.* A thaobh a neart agus a naduir shoirbh tha e ro fheumail do mhuinntir an aite sin gu bhi tarruing fiodha a' cridhe na duthcha' dh' ionnsuidh cladach na mara. Theid tri na ceithear do na coin a chuir ri feunslaoid, air na charaicheadh doirleach fiodha, agus ni na bruidean so a tharruing aireamh mhiltean gu reidh, socrach. Dheth gach Cu 'se an Cu mor snamhaich is fearr, agus tha e anabarrach deas gu dol fo 'n uisge, agus ni air bith a thogail far a ghrunnd.

Mar tha barrachd aig a' Chu so air gach seorsa coin ann an neart, tha mar an ceudna barrachd aig orra ann an gliocas, agus ann an tur nadurra.. Leigidh na gearrnaidheachdan a leanas so fhaicinn gu ro chothromach :—" Bha duine uasal o cheann ghoirid a' sraideamachd air bhruachaibh na h-aibhne *Tine,* anns am fac e ognaoidhean a' tuiteam fa chomhair. Thug e grăd-shănus ga chu,—leum a bhruid bhochd 'san uisge—shnāmh e an abhuinn, agus am beagan mhionaidean fhuair e greim air an eanabh, agus thug e gu tir e gun bheud gun bhacadh."

" Ann an samhradh a bhliadhna 1792, chaidh duine uasal a bha ga fhairiceadh fein aig *Portsmouth,* a mach thar airde, agus bhiodh e gun teagamh air a bhathadh mur d' thugadh aon deth na coin so an aire dha ; ach thug, agus am prioba na sul bha e na dhāil, agus tharruing e gu tir e air ball."

" O cheann dusan bliadhna thachair do phaisde leinibh a bhi ri aileis air seol-āit Libhte, a's tharladh le tubaist gu na bhual an Cu Mor ris agus gu na chuir e san uisge an naoidhean eadar long as lamraig. Mhoth-

aich am madadh coir a mhearachd, agus ma mhothaich, thug e leum sulaire chum a ghrunnd,—fhuair e greim air an leanabh,—thainig e'n uachdair,—agus thug e gu cladach e gu beo falain."



AN CU-CHAORACH.

THA 'n cu-chaorach na bhruid fheumail, cinnteach agus dileas. Anns an duthaich so tha achaidhean fada farsuinng air an comhdachadh le caoraich. 'Se 'n ciopair is fear-treoraichidh dhoibh so, agus 'se chu a chompanach lathail. Cho luath 'sa labhras an ciopair tha bhruid so daonan eallamh gu iarrtus a chuir an gniomh. Cumaidh e na caoraich cruinn agus ioman-aidh e iad o chluan gu cluain; agus cha deoin leis caora choigreach no fhuadain na 'm measg. 'Nuair a tha caoraich a dol imrich o aon ait gu ait eile cha'n fhailnich an Cu an cumail air druim an rathaid mhoire. Seasaidh e anns gach bearn a's geata 's bealach gus an d'theid iad a seachad, agus ma theicheas aon diu o'n treud grad-phillidh e i gun chiurradh. Ma bhios an ciopair aig am air bith air falbh earbaidh e cumail na treuda ris an t-seirbhiseach dhileas so nach dean a mhealladh;—agus ma chluinneas e fead, no ma chi e

car deth na chrom-mhad a bhios an lamh a mhaighisteir, ruithidh e agus iomanaidh e an treud da ionnsuidh.



AN CU-EUNAICH.

THA 'n Cu-Eunaich Spainteach sonraichte air son cho furasda 'sa tha e r'a theagasg ann an cleasan na seilge. Cha'n e sin a mhain ach shaoladh neach gu 'm bheil nadur a' teagasg na nithe so dha. Ach feumaidh an Cu-Eunaich Sasgunnach mor shaothair a chaitheamh air mu'm bi e lan-iunnsaichte. Cha'n 'eil an Cu Spainteach cho cruadalach ris a Chu Shasgunnach, agus cha sheas e cho fada san t-sealg ris.

Se 's feum dhoibh araon eoin fhraoich a' lorgachadh do na giomhanaich a bhios ga 'n sealg. Gheibh iad a mach far am bi na h-eoin nan luidhe air am faile, 'nuair a bheir na h-eoin an aire dhoibh luidhidh iad a sios dluth ris an talamh mar gu'm biodh fiamh orra rompa; agus an sin geur-choimheadaidh an cu 'n clar aodainn nan eoin gus an tilg an t-Eunadair is am marbh e iad.

Tha 'n Cu-Eunaich na bhruid shoirbh chairdeil, rothurail; 'sminig a thug duine mor beartach ceud punnd Sasgunnach air son aon dhiu so!



AN GAODHAR, NA 'M MIAL CHU.*

CHA'N 'eil cu air bith cho luath ris a' Mhial-chu, agus fagaidh e uile bheathaichean na seilge mar iom-ghaoth; ach cha 'n 'eil a shron cho math ris na coin-luisg, agus uime sin cha dean e feum mur bi 'm fiadh, an earba, na cusbair iarradais fa chomhair a shuil. 'S moch a fhuair am mial-chu arach am Breatuinn; agus an Albainn their luchd Beurla 'n *gru* ris. 'Sco ro-mhiosail an cu so aig giomhanaich 's gu na reiceadh aon diu air son tuille 's ceud-gu-leth punnd Shasgunnach!



AN TARBH-CHU.

'SE 'n Tarbh-chu cu is danara, laidir, ladurna tha ann. Tha e garg agus fior mhisneachail. Tha e iosal

* Se 's cion-fath do na mhial-chu a' chantain ris a ghaodhar gu'n abradh cuid dheth na Gaël o shean "mial-shleibhe" ris an fhiadh; agus mar an ceudna "a mhial-chuain" ris a mhuic mhara.

agus tuigh na chumadh. 'Nuair a gheibh e greim is deacair a leigeas e as e. An am da dhol a chombrag ri tarbh beiridh e air a bheul, air a theangaidh, no air a shuil, agus crochaidh e ris a dhaindeoin uile oidheirpean an tairbh gu 'thilgeadh uaithe.

Se so madadh is doirbhe' tha ann, agus an uair a bhios e air thi neach a ghearradh leumaidh e air gun fhios da gun drandan gun tabhainn, air alt, gur cunnartach an ni tighinn na charaibh.



AM MISEAN.

THA Misean na bheathachan boidheach finealta; aig a lan-mheud, ni-eigin na 's modha na cuilein crion coin. Ach ged a tha e ro-ghrinn miseagach tha e fior-dhreamach dhroch na durach. Cha toigh leis coigrich fhaicinn a taghal ionad-comhnuidh 's bitheanta leis a bhi 'm fochair nam baintighearnan ; aig amaibh canaidh iad an *comhfhurtair* ris; agus le mor-dheothas ni iad altrum nan uchd.



## AN DAMH.

### AN DAMH CABRACH.

'Se'n Damh Cabrach no crocach is ailte dheth na feidh. Tha e tlachdmhor na chumachd, eutrom na ghluasad, agus luth'or na chasan. Tha e' tilgeadh nan cabar aon uair 'sa bhliadhna mu cheud mhios an Earraich, ach an uine bhig fasaidh cabair uire nan aite. Tha cabar an fheidh na cheud-fhas maoth agus bog; agus air an aobhar sin, tearbaidh na feidh o cheile, agus teichidh iad roimh gach aon bheathach, do bhrigh nach 'eil iad 'sa staid sin comasach air iad fein a dhion. 'Nuair a tha'n cabair maoth bithidh na cuileagan fein draghail do na beathaichibh rioghail so, ach air dhoibh neartachadh cruinnichidh iad nan groidhean mora sunndach. Tha suil an fheidh beothail, fearail, lasarach. Tha 'chlaistneachd, agus cheann-faileadh math.' 'Nuair a tha e 'g eisdeachd fuaim air bith ardaichidh e a cheann gu gasda, agus is ro thoil leis ceol o fheadain a chio-

baire. 'S e 's biadh dha min-fheur borrach altanach, agus biolair-an-fhuarain. Bi'dh cuid dheth na feidh beo dà fhichead bliadhna.

Anns an rioghachd so tha na feidh aineamh ra 'm faicinn, ach tha pailteas diubh ra 'm faotainn ann am monaidhean, agus ann an gorm-fhridhean na Gaëltachd.



AN EILID.

'Sann ris an fhiadh bhoirionn a theirear an Eilid. Cha 'n 'eil cabar idir oirre. Beiridh i a laogh 'sa Bhealtuinn, agus ni i arach le muirn agus mor churam anns gach glacag uaigneach gus am fās e cho luath laidir ri fein.

Anns a' Bhiobull tha'n Eilid air a h-ainmeachadh mar bheathach a ta gabhail tlachd ann a bhi taghal aitean airde, agus sonraichte air son a deadh chas-sheasamh. Tha'm faidh Habacuc ag radh, "Ni e mo chasan mar chasan eilid, agus bheir e orm imeachd air ionadaibh airde." Tha e mar so, cur an ceill a dhochas ann an

Dia gu'n d' thugadh e sabhailt as gach gabhadh e, amhuil mar a dh'imicheas an Eilid troimh na creagaibh sgorrach.

## AN RUADH-BHOC.

Se'n Rua'-bhoc, na'm boc earba is lugha do theaghlach na 'm fiadh. Cha'n 'eil e ach mu thri troidhean, agus ceithir oirlich air fad, agus mu dha throidh air airde. Tha cabair chutach dhireach thri-mheurach air. Tha bhian molach le dluth chalg fada; tha chlusasan mora agus fheaman goirid. Tha e brasastaireach, agus faicilleach 'na imeachd. Tha na ruaibhuic aig amaibh an companas a cheile, ach tha eadardhealachadh theaghlaichean na 'm measg.

Tilgidh an Rua'-bhoc a chabar mu dheireadh an Fhoghaire, agus fāsaidh cabar ura air sa' Gheamradh. Cha'n 'eil aois an fheidh so ach ainmig a dol thar cuig bliadhna deug.

Tha na Ruai'-bhuic ro lionmhor an America, ach cha'n fhaicear iad an earrann air bith do 'n Eilein Bhreatuinneach ach an Gaëldachd na h-Albainn a mhain.

## FIADH NAN LAPLANACH.

Tha 'm Fiadh so na dhuthchaiseach do thiribh reota na h-Airde-tuatha, far an d' orduich Freasdal glic, agus fiughantach iad a chum goireas, agus beo-shlainte do mhuinntir na tire sin a mhothaicheadh ro chruaidh teachd beo as-an-eugmhais. Cha 'n 'eil each, na mart, na caora aig na Laplanaich, cha fhreagradh iad sin nan duthaich ; ach tha 'm Fiadh so a' seasamh dhoibh an ait' eich le bhi ga 'n tarruing air slaod-chartan troimh

shlighibh air nach b' urrainn each ach gann triall. Tha na slaod-chartan so fior eutrom ; suidhidh 'm fear-greasaidh ann mar ann an carbad eile. Bi'dh rop aig ceangailte ri cabair an fheidh agus greasaidh 'se e le seorsa do bhior-greasaidh.

Cha 'n 'eil e 'n comas dhoibh a dhol air thurus ach sa' Gheamhradh an uair a tha 'n tir air a' comhdachadh le eighe ; an sin ni iad astair da-fhichead mile san latha, na theagamh tuille ; ach ged a tha 'n seol imeachd so socrach tha e air a chuairteachadh le h-ioma cunnart.

Tha 'm Fiadh so mar an ceudna a freagairt dhoibh an aite bo le bhi toirt baine ; agus an aite caora thaobh mar a ni iad aodach deth a bhian. Sann deth a chraicionn air a sgaoladh air duilleach nan craobh, a tha iad a deanamh leapaichean gu neo-uasal am fochair an teine.

Tha teangaidh an fheidh so, air a deasachadh na lān-beoil cho blasda 'sa dh'ith neach a riabh ; agus tha marsantan na ducha a' cur moran dhiu do thiribh 'eil as am bheil iad a faotainn bathair air an son. 'Se 's biadh do 'n fhiadh so seors do chnotail na do liath-sgrath a ta fās air leacaibh. Cha 'n 'eil cabair an fheidh bhoireann cho mor ri cabair an daimh, agus cha 'n 'eil cho liugha croic oirre. Bi'dh am fiadh so beo mar is tric se bliadhna deug.

Tha Daibhidh a deanamh luaidh air seorsa feidh dha nach d' fhuair sinne ceart ainm ann an canmhuinn 'ar duthcha ; agus 'se barail iomadh eadar-theangair gu 'm bheil ainm a bheothaich so san Eabhrach a' ciallachadh na h-uile seorsa feidh. Anns a' Bheurla theirear an

*Hart* ris. Tha 'm fiadh so a' fulang mor sharachadh o thart ann an duthchaibh tiorma teath. 'Nuair a tha e air a dhian-leanailt leis an t-sealgair iarraidh e 'n t-uisge le beo dhurachd. Le buirich agus langanaich leumaidh e gun athadh am meadhon a phuill a chum e fein 'fhionnaireachadh anns na h-uisgibh. 'Nuair a bha 'n Salmadair air fhogradh o aros De tha e ga shamhlachadh fein ris an fhiadh :—"Mar a thogras am fiadh an deigh nan sruthan uisge tha m'anam an toir ortsa, O Dhe ! Tha miann agus ciocras air m'anam an geall air an Dia bheo. C'uine 'thig mi a'd' lathair agus a thaisbeanair mi a'd' fhianuis ?"

Fo lagh Mhaois bha 'm fiadh air ghairm glan agus r'a ithe. Bha so na shochair mhoir do chlann Israeil, oir bha na beannta ann an *Siria*, ann an *Leabanon*, agus ann an *Carmel*, air an comhdachadh le groidhean dhiu so. An am dhoibh tearnadh dh' ionnsuidh iochdair na 'm beanntan bha lionmhorachd dhiu air am marbhadh, agus bha nan Iudhach mar sin air an lionadh le biadh falain taitneach, tarbhach.



## A' GHEARR, NA'MHAIGHEACH.

Tha suilean mora aig a mhaigheich ; agus a chum am barrachd luathair a thoirt dh'i tha 'casan deiridh

gle fhada. Tha feaman goirid badanach air, air son an canair, air leam, a *Ghearr* rithe. Tha lisp' sgoilte agus anabarrach romach. 'S ann air an oidhche, theid i a sholair bidhe; 'se 'm biadh is docha le luibhean uaine, cart nan craobh, fochainn ur agus arbhair bogair. Tha i cho gealltach eagaileach 's gu 'm bi a suilean fosgailt' an am di bhi na cadal. Air dhi 'm fuaim is lugha 'chluinntinn breibidh i suas a cluasan mora; roimh na coin is dian-shiubhlach a theicheas i, ach is tric a ni iad a' glacadh. Cha bhi 'm beathach so beo ach ma thuaram ochd bliadhna. Cha 'n ith na h-Iudhaich a feoil do bhrigh gu 'n robh i air a gairm neo-ghlan an lagh Mhaois. "A Mhaigheach a chionn ge do chnamh i a cir nach roinn i a h-ionga; neo-ghlan tha i dhuibh."



AN RABAID.

'S ann an tuill fo an talamh is abhaist do'n Rabaid comhnuidh,—far am beir i a h-al seachd uairean san aon bhliadhna,—a breith ochd air gach linn,—'se sin da fhichead, agus se deug anns a' bhliadhna! Ge 'd tha na rabaidean mar so a dol an lionmhoireachd ann an uine ghearr, tha 'n naimhdean, agus an luchd-millidh lionmhor mar an ceudna. A' bharrachd air na tha daoine cuir a dhith diubh, tha 'n sionnach, am feoclan,

an nios agus uile-bheisdean eile a marbhadh na'm milte dhiu. Gearr mu'm bheil an Rabaid a gabhail an t-suip, tha i gu curamach a deanamh leabaidh shiubhla dheth a' fionnadh fein. Cha'n fhag i a h-al air uair air bith ach gus an eiginn di leis an acras, agus an uair a gheibh i lan-a-beoil grad-philleas i d'an ionnsuidh.

Bi'dh an Rabaid beo mu naoi bliadhna; 's ann an duthchaibh teatha is lionmhor iad, ach tha pailteas diu an Gaëldachd na h-Albainn.

## AN COINEIN.

Tha 'n Coinein r'a fhaotainn ann an Ethiopia, ann an Africa; tha iad ro lionmhor ann am Beinn Lebanoin, ann am Palestine, agus an Arabia. Tha e na chreutair dis neo-chronail, mu mheudachd an rabaid agus coltach ris na aogais. Ea-comasach air cruadailean a sheasamh, gabhaidh e fasgath fo sgaile nan creag, agus folaichidh 'se e-fein o gheur-leanmhuinn a naimhdean. "Tha na beanntan airde mar dhidein do na gabhair fhiadhaich, agus na creagan do na Coinein." Mar so tha Solamh ag radh thaobh an criondachd. "Cha'n 'eil na Coinein ach na 'm buidheann dhiblidh, gidheadh ni iad an aitibh anns na creagaibh." Bha 'n Coinein neo-ghlan do na h-Iudhaich do bhrigh ged a chnamhadh iad an cir nach roinneadh iad an iongha.



## AM MUNCAIDH.

Tha earbull a Mhuncaidh ni 's faide na' cholainn, agus ged is ann air a' leth-deiridh a leigeas e anail 's ann air a cheithear chasan a dh' imicheas e. Tha iad na'm beisdean clis sunndach lan do rucas, agus do mhagair-eachd, agus buailteach do mheirle agus do chleasan buaireanta.

Tha 'm Muncaidh cho ro thapaidh 's gu'n leum e o chraobh gu craobh, agus a' chuilean air a mhuin fad na h-uine. Tha iad ro phailt ann an coilltean Africa,—anns gach cearn do na h-innsean,—an taobh deas China agus America. Tha'm Biobull ag innseadh dhuinn gu'n d'thug cabhlach Sholaimh apaichean agus muncaidhean à tir na h-Ophir, agus tha e ro choltach gu'm buineadh an Ophir so do na h-Innsean. Ann an iomadh cearn do 'n tir sin tha muncaidhean agus apaichean nan iodhail-aoraidh, tha teampuill air an togail dhoibh agus daoine aineolach a' lubadh an gluin 'nan lathair. "Is ann do bheathaichibh ceithir-chasach, agus do

nithibh snagach, a ta iad a' deanamh seirbhis, agus is iad is dee dhoibh."

Tha 'n teampuill dealrach, soilleir, glan,
Le clachan briagha 's òr gun smal;
Ach 's iad am muncaidh as an ap,
Na dee gun bhrigh gun treòir a th'ac'.



## AN AP.*

Cha'n 'eil earbull air an Ap ; na h-imeachd tha i direach mur dhuine ; tha a leth-deiridh tiugh, domhail, reamhair. Tha a lamhan agus a casan ni-eigein coltach ri lamhan agus casan duine. Tha a h-aodann leathann air dhath cairtidh,—a suilean mor agus domhan na ceann,—a cluasan cruinn agus ruisgte, agus a colainn comhdaichte le fionnadh fada garbh dubh. Tha i na beisd shoirbh agus so-theagasgail 's gann a chi i cleas nach oidhirpich i a dheanamh. Tha lionmhoreachd dhiu so air an toirt do 'n rioghachd so le cleasaichean, air an nochdadh mar iongantas 'measg bheathaichibh eile, agus tha blathas na tire a' cordadh riutha gu math.

* Theagamh gur e' "Mhagachag" ainm Gaëlach is freagraich do na bheathach so do bhrigh a' h-amhuiltean, agus a' tapachd ann am *măgadh* air gach dad a chi i.



AN FHEORAG.

THA 'n Fheorag na beathach beag sgiamhach le h-earbull sguabach coltach ri dos itein. An uair a thrusas i suas e air a druim ni e 'colainn a chomhdachadh gu h-iomlan; agus ni e gniomh siuil dhi an am gabhail an aisig thar aibhne na locha, ni is bitheanta leatha a dheanamh na snidhe air beileig chartach no air mir fiodha, agus a h-earbull gu leathann sgaoilte sa ghaoth. Tha i na beathach glan, clis, luath, dichiollach gun chron gun lochd. 'S tric leatha seasamh air a casan deiridh agus a casan toiseach a chleachdadh mar lamhan. 'Se aite comhnuidh na feoraig a choille; agus ni i 'nead do chrinntich, agus do dhuilleach sheaca ann an cosan chrian-chrannaibh. Is aineamh a thig i le bruthach a dh' ionnsuidh na talmhainn, ach a leum gu h-eutrom o chraobh gu craoibh. Re an t-samhraidh bidhidh i beo air buiceanan bhla nan crann, agus air ubhlan cairgeach a ghiubhais agus taisgidh i cnuasach chno 'na nid air son bidhe re a' Gheamhraidh. Tha 'n fheorag a nis air fas teirc air feadh na Gaëldachd, agus cha robh i riamh lionmhor ann, oir thubhairt an t-oran.

Ged' is aineamh an fheorag, gheibhtear seòl air a' faotainn.



## AM FAMH,

### AN ADH THALMHAINN, NO'N DUBH THREABHAICH.

Tha 'n creutair so air a dhealbh air son a bhi fo 'n talamh. Tha e mu mheudachd radain le casan, amhaich agus earbull cutach. A thaobh coltais saoilear nach 'eil suilean no cluasan aige ;—agus o so dh' eirich an gnath fhocal, " Cho dall ri famh,"—ach trid comhnaidh gloin'-amhairc chunnacas gu tric a shuilean agus a chluasan. Ach tha 'shuilean air an tiugh-chomdachadh le fionadh a chum an dion o 'n talamh troimh am bheil e' claghach. Claghaichidh e 'n talamh gu luath lamhach, a' tilgeadh na h-urach as a dheigh, agus os a cheann le 'dha spoig thoisich. Tha cheann-faileadh ro mhath, agus cha 'n fhurasd fath fhaotainn air. 'S ann an talamh eutrom math is tric leis an dubh-threabhaich a bhi agus is ann air cuileagan is duragan talmhainn a ta e tighinn beo. Theid am beathach so fior dhomhan san talamh ri aimsir thioram ach bheir trom-uisg' am bas air moran dhiubh. Tha iad a toirt a mach an àl 'sa Mhaigh, ceithear na coig air gach linn. Tha na tuathanaich ga 'm meas nan droch coimhearsnaich ; agus, air an aobhar sin, a' suidheachadh inneil-ceapaidh a chum cuir a's doibh ; agus tha cuid do 'n ceaird a bhi ga 'n glacadh.



## AN IALTAG MHOR.

Is ceithir-chasach sgiathach na Ialtag, na mar their cuid, an dialtag-oidhche. Thig i air lom am fior-thoiseach an t-Samhraidh; agus mu chiaradh na h-oidhche thig i 'mach as a tuill-fholaich a shealg nan cuileag. Cha dara leatha i-fein a' nochdadh ri solus an latha mar gu 'm biodh dearbh fhios aic' air a duachnaidheachd fein. Sann am fochair dubharach na coille agus ann an ionadaibh dorcha 's gnath leatha i-fein a sheoladh; agus tha i re an latha a chomhnuidh ann an seann thighean, an uamha grannda, agus ann an sluic oillteil. Ma thuiteas an Ialtag a chum an lair cha mhath is comas d'i eiridh, agus is minig a chunnacas an truaghan neo-thoinisgeil a' tighinn a-steach air an fhair-leus, agus ga rosdadh fein anns an teine. Tha i mu mheudachd lucha, air a' comhdachadh le min-bhian odhar. Tha sgiathan an Ialtaig deanta, cha 'n ann deth itean, ach do chraicinn fior-thana, agus tha iad coltach ri spoig-shnamha tunnaig no faolaig a' ruigh-

eachd o 'ceann gu h-earbull, agus a da chas toisich mar shlait-shiuil gu 'n cumail sgaoilte gu glacadh na gaoithe.

Bheir an Ialtag a mach a h-al beo mar cheithir-chasach eile; agus mar iad-san, bheir i dhoibh bainne; cha bhi uibhean idir aic' mar eun. Anns an Airde 'n Ear tha na h-Ialtagan gu mor ni 's mo na tha iad anns an duthaich so; tha iad mar an ceudna anabarrach cronail; oir ma gheibh iad cothrum air neach 'na chadal, deoghailidh iad an fhuil as, agus aig an am cheudna oibrichidh iad os-a-chionn le 'n sgiathan ga fhuinnearchadh air alt nach mosgail e 'm feadh a tha iad ga chur gu bas!

Bha 'n Ialtag air a ghairm neo-ghlan ann an lagh Mhaois, " tha 'n ialtag, agus gach ni snagach a dh'itealaicheas neo-ghlan duibh; cha 'n ithear iad."

Tha 'm famh agus an Ialtag air an ainmeachadh ann an leabhair Isaiah, caib. ii.: " Anns an lath sin tilgidh duine iodholan airgid agus iodholan oir, a rinn iad, gach aon dha fein gu sleuchdadh dhoibh chum na'm famh agus a chum nan ialtag," briathra' tha cumail a mach gu 'm bi iodholan aoraidh gu leir air an cuir air chul anns na laithibh deireinnach, agus gu 'n tilg daoine 'n cuid iodholan, airgid agus oir ann an ionadaibh doilleir aonarach mar nithe tareil gun fheum gun bhrigh.



## RADAN AGUS LUCH.

THA 'n Radan do dhath eu-trom donn. Tha bhroinn agus amhaich grisionn ; tha 'chasan lom agus glas-neulach ; tha earbull cho fada ri cholainn gu leir ; agus ged a tha e beag, tha e na bheisd dhoirbh chlis, dhorch-nadurrach. Ma ghearras e neach bidhidh an lot goirt, ciurrtach, agus deacair r'a leigheas. Thachair aon uair duine ri Radan air an rathad mhoir tri mile o thigh, agus air dhoibh dluthadh r'a cheile chuir an Radan gart a's greann air gu bhi' na bhad, agus ged a thilg am fear-turuis clachan air 'sgann a theicheadh e, ach a ruith mu 'chasan, a' casadh fhiaclan, agus ag iarraidh fath a chum a theumadh. Tha 'n Radan 'na ghadaich ladurna, dana teom air iomadh braid. Tha 'n cat 'na fior-namhaid da ach si 'n neas an eas-caraid is mo tha aig air talamh ; leanaidh i sin e 'steach do na tuill, agus deoghalaidh si an fhuil as gus am basaich e.

Tha 'n LUCH na droch chreutair amasgaidh air am bheil gach neach eolach. Tha craicionn sleamhainn, min ; a suilean beo, lasganda ; agus anns gach cās tha i clis, ullamh, luath-leumach. Tha na Luchan ro-lion-mhoir air feadh an t-saoghail gu leir ; agus ged is crion

iad r'am faicinn tha iad cronail, dith-mhillteach. 'S tric a dh' fhasaich iad raointean iomlan ann am Palestine, agus a thug iad caoile air Siria le 'n cuid sil ithe dheth na sguaban. Bha na Philistich air an aobhar sin fo bharail gu 'm be breitheanas o Dhia a bh' annta. A reir so, 'nuair a chuair maithean na 'm Philisteach air a h-ais Airc Dhe, chuir iad coig Luchan oir maille ri le lan-dochais gu 'm pilleadh an tabhartas corruich Iehobhah uapa, agus gu'n criochnaicheadh na cruaidh-chasan a bha iad a' fulang o na Luchan.

Tha Maois a' cur an ceill gu 'm bheil feoil nan Luch neo-glan, (Lebh. xi. 29.) agus tha 'm faidh Isaiah a' cur neo-ghlain as leth nan Iudhach air son a bhi ga h-ithe, " Iadsan a ta 'gan naomhachadh fein, agus 'gan glanadh fein anns na liosaibh air cur aon chraoibhe 'sa mheadhon ag ithe feol mhuc agus luch, gearrar as iad le cheile deir an Tighearna."



AN CAT.

Tha miabhail a' chait cho labhair chruaidh 's gu 'n cluinnear fad as e. Is ro bheag air a chăt fuachd fliuchadh na droch fhaile ; agus tha cuid an duil gu bheil roi' fhios aic' mu theachd an uisge do bhrigh a' cleachdaidh ann a h-ionnlaid fein am fochair a ghealbhain. Tha i

fior fheumail air aon a bhi 'marbhadh bhiasdan draghail mar a tha luchan a's radain. Tha i gu mor na 's toighich' air an tigh' anns an d' fhuair i a h-àrach na tha i air muinntir an tighe. 'S tric a phill Cat dhachaidh an deigh a' toirt iomadh mile air astar o 'n ait anns an d' fhuair i a' togail gu h-og. Ged rachadh a tilgeadh a bharr mulaich caisteil is ann air a ceithir cuasan a thuiteadh i. Bha na cait cho ro mhiosail aig na h-Eipheitich a's an uair a gheibheadh aon diu bās gu 'm bearradh fear an tighe a mhallan mar urram do na dh' fhalbh! Bha 'n Cat marbh an sin air a h-ungadh, agus fadheoidh air a h-adhlac le mor churam.

Cha 'n 'eil teagamh nach do chuireadh an onair sin air a' Chat do bhrigh cho ro fheumail 'sa bha i do na h-Eipheitich gu bhi cuir as do na luchan agus do na radain deth an robh an tir lān.

Tha Cait fhiadhaich ra 'm faotainn feagh chreagan agus choilltean na Gaeldachd; cho math 'sa tha iad ann am fasaichean Asia agus Africa. 'An uair a leughas sinn na briathra so ann an Isaiah, "*beathaichean fiadhaich na fasach*," tha cuid do luchd minichidh a smuainteachadh gur iad na cait fhiadhaich mu 'm bheil e a' labhairt. 'Nuair a ta 'n Cat na phiseig oig tha e ro mhireagach, mear, sunndach agus mar sin thubhairt an sean fhocal "cho mear ris na caiteanan miosach." Cha 'n 'eil an Cat 'na beathach buan-shaoghalach; se sea na seachd bliadhna aois an cumanndas. Cha'n fhuiling i taire na dearmad a dheanamh oirre. Bha sean fhleasgach anns an Fhraing aig an robh Cat a b'abhaist dha bheathachadh aig an aon bhord ris fein; ach aon

oidhch' air da conaltradh a bhi aige cha d'thug e steach do'n t-seomair i—'s mur d'thug bha bhlath-bhuil. Ghabh i mor dhiomb a chionn a cuir suarach; dh' fhalbh a chuideachd, agus chaidh fear-an-tighe da leabaidh. Anu am trom-thosdachd na h-oidhche fhuair an Cat a steach do sheomair cadail, agus mar dhioghaltas air son an di-meas a rinneadh oirre ghearr i a sgornan agus dh' fhàg i marbh fuar e!

"Seachd bliadhn aois a chait,
Gu h-eibhinn agus gu h-ait;
Seach a sin a sior dhol as,
Le cadal agus turracadaich."



## AM BROC.

THA na Bruic ra 'm faotainn gu lionmhoir ann an earrainnean do dh' Albainn agus do Shasguinn. Tha 'cholainn agus a chasan tuigh, domhail, reamhair; tha 'shuilean beaga, a chluasan goirid; tha blaradh na aodainn, tha chalg fiadhaich greannach, agus tha ionghnan, agus fhiaclan gle laidir. Tha seorsa do cheir bhān dheth am bheil boladh anaburrach breun fo 'earbull a Bhruic. Claghaichidh e'n talamh le a shroin a trusadh mheacainean a's dhuragan a ta e 'g itheadh. 'S ann an coilltean fasail leth-oireach is gnath leis tuineachadh far an dean e toll domhain ioma-charach dha féin.

Gus a gharaidh so giulainidh e feur caoin na saoidh air son leabaidh, agus cumaidh e ro ghlan speiseil e.

Ann an Sasguinn tha 'm beathach bochd so gu tric air a ghoirteachadh le cleachdadh bruideil a th' aca ann a bhi ga chuir a chomhrag ri coin. Ach air do na Bhroc a bhi ro laidir theid aig air e fein a dhion gu gasd' agus is tric a ni e trom-lotan air na coin nach bi gle fhurasd' a shlanachadh. Bha bian nam Broc am measg nan nithibh a bha ceadaichte do na h-Iudhaich iocadh aig a phailinn. "Thairg gach duine bha deadh runach tabhartas do 'n Tighearna; agus gach duine aig an robh bian Bhroc thug e leis iad." Bha iad so, tha sinn a' foghlum, air an cuir air a phailinn gu' dhion o'n uisge re 'n turuis as an Eiphit gu tir a gheallaidh.

Ach tha cuid do luchd-minichidh a 'smuaineachadh gur e tha 'm focal a tha air a thionndadh gu Broc, ciallachadh seorsa dath, theagamh sgarlaid, agus tha iad fo bharail gur ann a bha 'm pailinn air a chomhdachadh le craicionann bheathaiche glaine 'bha air an dath. Cha 'n 'eil so idir eu coltach do bhrigh teanndachd an lagha. Bha 'm Broc neo-ghlan, agus chaidh aithneadh do chloinn Israeil gun buintinn ris—no na'm buineadh cha 'n fheudadh iad aoradh a dheanamh aig a phailinn gus an iocadh iad iobart-peacaidh do 'n Tighearna.

'S ann do bhian nam Broc bu ghnāth leis na Gaël o shean na sporanan molach a bhiodh orra nan lān-earradh, a dheanamh; agus ged tha ciud dhui 'nis' air an deanamh do bhoicnean ghobhar—o na dh' fhās na Bruic cho gann—'se "sporan bruic" a theirear riutha fathast ann an iomadh cearn deth na Ghaeldachd.

## AM FIREAD.

Bunaidh am Firead do dh' Africa. Tha naimhdeas suidhichte, buan-mhairinneach aig do na rabuidean, agus uime sin, thugadh e do 'n duthaich so a chum an aireamh a' lughdachadh agus cuir as doibh. Tha 'm Firead na bheathachan clis, dis, neo-fhulangach air fuachd ; agus mur teid mor-churam a ghabhail deth cha 'n fhada bhios e beo san rioghachd so. Tha glacadairean nan radain air an aobhair sin, a cosd morshaothair 'na chumail ; bidhidh e ac' ann am bucas far am bi leabaidh chluth chloimhe air an luidh e gu blath seasgaire. Coidlidh an firead a chuid is mo do 'n latha agus an uair a dhuisgeas e bithidh e ro chalmhor agus gionach air son bidhe.

Tha 'm Firead fior fheumail gu bhi cur dith air na radain ; theid e stigh gu neo-sgathach fo lobhtaichean a' rurach 'sa rannsachadh air son cobhartaich agus is tric a chuir e as do dha fhichead dhiu an aon latha. Tha e air amaibh air a ghlaiseadh ann am muillean re na h-oidhche, agus gu tric ann an tighean graisich far am bi na radain ri dith-mhilleadh. Cuiridh am Firead as dhoibh air ball 's cha 'n fhada bhios aon diu r'a fhaicain.

Bha 'm Firead air aon deth na beathaichean neoghlan a thoirmeasgadh do na h-Iudhaich ithe.



AM BEABHAR.

Tha casan toisich a' Bheabhair a' deanamh gniomh lamh dha,—araon gu bhi 'cumail an ni bhios e 'g ithe, agus a chum eabrachadh na criadhaich leis an tog e ionad-comhnuidh dha fein. Tha 'chasan-deiridh coltach ri casan tunaig; agus earbull coltach ri liath-raimh air a chomhdachadh le lannan, agus a' deanamh dha an ait stiuir an am dha snamhadh trid nan uisgean. Tha da sheorsa fionnaidh a fas air a' Bheabhair; seorsa fada garbh agus seorsa min goirid, agus is ann do na mhin-fhionnadh so tha na h-adan is finealta agus is grinne air an deanamh. Tha fhiaclan cho laidir agus cho gheur 's gu 'n gearr e mor-chranna na coillidh ga 'n cagnadh troimh agus troimh. Tha e gabhal tamh daonan ri taobh nan uisgean; agus, ann an togail a thighe, tha e 'nochdadh mor-sheoltachd agus deas-lamhachd. Tha tri seomraichean air airde 'ghnath na thighe, tha-air e a dheanamh gu h-ionghantach le fiodh agus criadh. Tha balla gach seomair air an dionachadh le criadhaich a-muith agus a-stigh. Tha 'm

bothan so mu dha throidh dheug air fad' agus mu dheich troidhean air leud, agus cumaidh e naoi no deich do Bheabhairean ceart co luath.

Tha da' dhorus air tigh a' Bheabhair ; aon dorus fa chomhair an ait' sam bi iad ga 'm fairiceadh fein, agus dorus eile air an tilg iad a mach gach salachaireachd a dh' fheudas a bhi mi-thaitneach a stigh. Os barr air na dorsabh lair so, freagrach do dhorus tighe is do dhorus cidsein, tha toll eile gu h-airde ac' air am bi iad a dol a mach, agus a steach an uair a ta na lar-dhorsan air an tachdadh le sneachda na le deighe.

Sann air fiodh bog is gnath leis a' Bheabhair a bhi beathachadh ; ach an am an t-samhraidh bidhidh iad beo gu h-ailghiosach air gach seorsa mheasan agus luibhean a ta timchioll orra. Tha na beathaichean crionda gniomhach so ra 'm faotainn ann an Lapland agus ro-lionmhor ann an America mu thuath. Cha 'n 'eil luaidh air a' Bheabhair san Sgriobtuir.



AN CIBET.

**Tha** 'n Cibet na 'n Sibet duthchaiseach araon ann an Africa agus ann an Asia ; ach bidhidh e beo fo speur

tiorail an ait' air bith. Ma tha aig a' bhroc ceir bhreun-bholtrach fo earr, tha aig a bheathach so ceir do bholadh cubhraidh ann an seorsa sporan fo earbull. A thaobh mor luach na ceire so tha 'n Cibet gu tric air iarraidh le daoine, air a ghlacadh agus air a chuir gu curamach ann an caidse na ann an eun-thighe tha cho cumhann snach comasach dha tionndadh null no nall. Tha cheir an sin air a sgriobadh dheth le pleaghan fiodha agus air a tasgaidh ann an soire na 'n soitheach duinte.

'Nuair a chuirear fearg air a Chibet fasaidh am faile cubhraidh so ni 's treise ; ach tha e daonnan cho laidir 's nach bu chomasach do dhuine fuireach, eadhon beagan mhionaidean anns an aon seomair ris.

Tha 'n Cibet 'na shealgair gasd ; a tighinn beo air beathaichean beaga agus air eoin a ni e ghlacadh; agus air uairibh theid e steach do na tighinn circe agus slaodaidh e leis iad.



## AN LOSGUNN.

THA na Losgunnan lionmhor anns gach cearn do 'n t-saoghal. Bidhidh iad beo air tir no san uisge mar is goireasaich dhoibh. Cha 'n 'eil an aogais idir tait-

neach. Tha iad ceithir-chasach agus is iad an casan deiridh is faide na 'n casan toisich. Mu mheadhon mios deireannach an fhoghaire fagaidh na Losgunnan na h-oban, agus na boglaichean anns an robh iad, agus stiuiridh iad an ceum a dh' ionnsuidh nan iomairean, nan aileanan, agus nan coilltean. Triallaidh iad air an turus mu chromadh na greine ag imeachd mar is fearr a dh'fheudas iad re na h-oidhche; agus mu bhris-teadh na faire folaichidh siad iad fein ann am frogaibh ann an cosaibh, agus fo na clachan gu ciaraidh na h-ath-oidhche. Cha 'n 'eil an Losgunn furasd' a mharbhadh; is tric a bha aon diu beo da no tri uairean an deigh a cheann a' sgaradh o cholainn; agus tha e air aithris mur marbh-air iad gur e aois am beatha se no seachd bliadhna deug.

Be na Losgunnan aon do na plaighean a thug Dia air an Eiphit do bhrigh nach leigeadh Pharaoh clann Israeil fa' sgaoil. Bha gach ait san tir agus gach inbhe sluaigh air am fiosrachadh leis a' phlaigh oillteil so. Chaidh na Losgunnan a steach do 'n tighibh agus do 'n seomraichean cadail; bha iad a' direadh an airde ri 'n cuirp, na 'n luidhe ann an leapaichean, agus anns gach soitheach a bha nan tighean. Bha 'n sealladh so cho duaichnidh oillteil 's gu 'n cuireadh e gairisinn air gach feol. Cha b'ionghna na h-Eiphitich a bhi sgith dheth am beatha. Bha iad am beachd gu 'n robh uisge Amhainn Nile na uisge naomh, agus o na bharail sin bha mor-mheas ac' air; agus, air an aobhar sin, bu cheart do Dhia na h-uisgean so a thruailleadh agus mar sin a theagasg dhoibh an dochas a chuir ann-san a mhain.

Ann am plaigh nan Losgunn tha dearbhadh comh-

arraichte againn air mor-chumhachd Dhe. Cha 'n 'eil ni do-dheanta dha-san. Cia dana 'n ni Dia bhrosnachadh a chum feirge, oir co dha 's aithne cumhachd a chorruich? Anns gach doigh agus aig gach am tha e lan-mhurrach air peanas a dheanamh orra, agus cha 'n 'eil rathad dol as o chorruich. Tha e cleachdadh a chumhachd a chum sabhalaidh a shluaigh fein, ach cuiridh e naimhdean gu naire, 's ni e 'n comhdachadh le rugha gruaidh is le ball-chrith. An diugh tha e fantuinn gu bhi grasmhor, agus is iadsan a mhain a bhuanaicheas ann an ceannairc a mhothaicheas trom bhuillean a chorruich.

Tha mhial-mhag ni-eiginn coltach ris an Losgunn ach gu mor na 's graineile agus na 's buan-shaoghalaich. Cha n-'eil e fior gu'n sgeith i nimh na puinnsean; tha i na creutair neo-chronail a dh'fheudar a' lamhachadh gun sgath.



AN CROCODILE, NA'N LEBHIATHAN.

**Tha** 'n Crocodile a' taghaich mu bhruachaibh amhainn Nile, oirthir' Shemeca, agus feur-lochan America 'chinne-deas. Tha e mu thuaram fichead gu deich troidhean fichead air fada. Tha chraos anabarrach far-

suing clabach le deich fiaclan fichead anns gach peirceall; agus do thaobh nach 'eil meilean air a bheul tha na spor-fhiaclan so daonan ruisgte;—agus tha iad sin agus borb-shealladh a shuilean lasrach ga fhagail na bheisd fiadhaich uamhasach gu coimhead air. Tha chasan cho goirid 's nach mor nach 'eil a bhru' sguabadh na talmhainn; le aon bhuille do dh' earbull bualaidh e'n t-ainmhidh is treise gu lar. Tha' dhruim air a comhdach' le lannan dlutha laidir air chor a's nach sgath ballairm air bith air; cha mhodha ni frăs shaighdean na bhiodagan a dhruthadh air na ni frăs do dh' uisge 'n t-samhraidh' agus cha 'n fhairich e buille cloiche na 's mo na cuileag a bhuaileadh ris. Ann an aon fhocal, cha ghabh e h-eagal roi' namhaid agus cha chrithnich e roi' chunnart.

Anns an uisge 'se 's cleachadh dha bhi flonndruinn air uachdair agus beathach air bith a thig na rathad a ghlacadh. Air uairibh eile teannaidh e dluth air tir air thi cobhartaich. An uair a thig beathach air bith —an tigear na'n damh—a dh'ol uisge, grad-leumaidh e orra—tarruingidh e do pholl domhain iad—theid e fodha leo agus bathaidh se iad.

Tha 'n cunntas snasmhor, ard-smuainteachail a ta againn mu'n Lebhiathan anns a xli. caib. do leabhair Ioib a' co-chordadh gu h-aon sgeulach ri eachdraidh a Chrocodile. "An iasgaich tha 'n Lebhiathan le dubhain? an druigh thu air a chraicionn le saighidibh geura? Cuir do lamh air,—na d' theid ni 's dana,—cuimhnich air latha na comhraig. Tha fhiaclan uamhasach; 's iad a lannan uaille,—air am figheadh cho dluth air a cheile 's nach d'theid a ghaoth a-steach eatorra.

Tha 'chridhe cho laidir ri cloiche—seadh cho cruaidh ri clach-iochdrach a mhuillinn. An uair a dh'eireas e 'suas bidhidh eagail air na cumhachdaich. Cha toir an saighead air teicheadh—tha iad mar chonnlach; ni e gaire-magaidh 'nuair a thogair ball-airm. Cha n-'eil a leithid air thalamh; tha e na righ os-cionn uile chlann na h-uaille."

Tha cuid do dhaoine foghluimte saoilsinn gur ann mu na mhuic-mhara tha Iehobhah a' labhairt anns na briathraibh roi'-sgriobhta;—ach cha 'n 'eil a chainnt sin idir a cordadh ri gnathas na muic-mara,—ach anns gach doigh freagrach agus a' co-chordadh ri gnathas a' Chrocodile. Tha sinn gu sonraichte air ar daigheann-achadh 'sa bharail so 'nuair a ta sinn a leughadh "'na mhuineal gabhaidh neart comhnuidh." A nise cha 'n 'eil muineal no amhaich air a mhuic-mhara; cosmhuil ri h-iasgaibh eile tha 'ceann ceangailt ri 'guailnibh. Ach tha 'n Crocodile air cumadh nathair le muineal agus guaileann fada. Tha e mar an ceudna air a radh, "Is iad a lannan uaille,"—ach cha 'n fheud sinn a cho-dhunadh gur ann mu na mhuic-mhara tha e labhart, oir aic' a sin cha 'n 'eil lannan ach craicionn sleamhann, min.

Ann an leabhair Amois tha e air a chur an ceill mu naimhdean Dhe, "Agus ged bhiodh iad air am folach o mu shealladh ann an iochdair na fairge, bheir mi aithne do 'n nathair agus ni i 'n teumadh." An so tha e fein dhearbhta nach i 'n nathair nimhe' tha e' ciall-achadh, oir cha 'n 'eil a h-aon diubh anns am beil meudachd choir a fuireach ann an uisge; agus uime sin, 's docha gur e 'n Crocodile na uile-bheisd eigin eile tha san amharc aige.

Cha 'n urrainn duinne sinn fein fholach o Dhia. "C'ait an teich mi o'd fhianuis? Ma their mi ni dorchadas mo chomhdach, is co-ionan dorchadas agus solus dhuit." Tha uile chreutairean Dhe freagarach gu bhi cur iarrtuis an gniomh agus gu bhi peanasachadh a naimhdean.



## NATHRAICHEAN.

**Tha** iomadh seorsa nathrach ra 'm faotainn anns gach cearn do 'n t-saoghal; tha cuid dhiubh aig am bheil gathan puinnseanach maille ri balgan beag do nimh marbhtach a thaomas iad a mach anns an lot an uair a theumas iad creutair air bith. An sin ataidh an lot suas cho brais, ciurrtach, sgaildidh 's gur tric gur e 'm bas a chriochnaicheas trom-chradh an neach a theid a leonadh na 'sgobadh leo. Ach tha cuid do nathraichean cho coir neo-lochdaidh is gu 'm feud clann bheaga mire riutha gun sgath.

Tha *Nathair Chrion** gle choitchionn ann an iomadh cearn do 'n eilein Bhreatuinneach, gu h-araidh ann an

* Ann an Lochabar far'am bheil deadh Ghaelic 'se plàigh shlat a their iad ris an nathair so agus taing dhoibh air son an ainm.

Gaeldachd na h-Albainn. Tha i mu thuaram da throidh air fad le ceann mor agus amhaich chaol. Tha teum na nathrach so goirt agus cunnartach air a lean-ailt le dearg-at. Tilgidh an nathair bheag so a craicionn da uair sa' bhliadhna agus fasaidh craicionn ùr oirre na aite' bhios moran na's boidhche agus na 's ailte na 'n seann chraicionn.

Tha *Nathair Ghlagainn* r'a faotainn ann an coilltich-eau America; agus dheth gach nathair is i so a's uamh-asaiche. Tha i mu ghairbhead cois duine agus sea troidhean air fad. Tha glagan ann am barr a h-earbuill deth chnaimhean cruaidh air an tathadh ri 'cheile mar theineachan slabhruidh. Ni iad so fuaim an am dh' i gluasad, agus tha e fior choltach gu 'n d' orduicheadh iad leis an Uile-chumhachdach a chum rabhadh no sanus a thoirt do chreutairean gu 'n robh i 'teannadh dluth orra, agus mar sin gu 'm biodh iad comasach air teich-eadh uaip' agus cunnart agus doruinn a sheachnadh.

Tha e ro fhortanach do na h-Americanaich gu 'm bheil an nathair-ghlagainn mall' na siubhal, agus mar an ceudna eu-comasach gu grad-leum air a cobhartaich. Os barr air so, 'nuair a bhios i' na luidhe 'sa balg ri grein bithidh breun bholadh cho laidir dh' i 's gu 'r miann le spreidh a's eich teannadh a's a rathad.

Tharladh do thuath'nach Americanach a bhi latha ri h-obair air achadh maille ri sheirbheisich agus gu mi-fhortanach shaltair e air nathair-ghlagainn. Thug i gu colgarra ionnsuidh dhuineil air a theumadh, ach a chionn gu 'n robh botan air cha da mhothaich e dochunn. Bha i ga h-uimeachadh fein gu bhi aig an

dara h-uair, ach mharbh fear do na seirbheisich i le speal no le faildear. Chaidh an tuathnach dhachaidh, chuir e chuid bot dheth, a's chaidh e' luidhe gun smuain gu 'n deachaidh a ghoirteachadh. Ach cha b'fhada gus an d' fhairich 'se e-fein tinn, dh'at a chorp agus mu'm b'urrainn iad leigh fhaotainn bhasaich e. Beagan laithean a's deighidh sin chuir mac an tuathnaich botan athair air, bha e air thurus leo fad an lath' agus air dha tighinn dhachaidh chaidh e luidhe. Direach mar a thachair da athair, chinn e gu tinn agus am beagan mhionaidean fhuair e bas! An deighidh bais a fir agus a mic reic banntrach an tuathnaich cuid do dh' earnais an tighe; agus, an co-lorg nithe eile, reic i na botan galaireach mi-fhortanach so. Cha robh fios aig an fhear a cheannaich iad air dad mu 'n deimhinn, agus uime sin thoisich e air an caithidh gu neo-sgathach; ach cha b' fhada gus an d' fhas e-san mar an ceudna tinn. Dhuisg so iomguinn a mhnatha,—chaidh i dh' iarraidh leigh, dh'innis i mar a thachair agus dh' asluich i air, ma bha e na chomas, a companach a thearnadh o na bhas. Rannsaich an leigh na botan, agus fhuair e gatha puinnseanach na-nathraich glagainn, agus am balgan nimhe 'n crochadh ri te dhiu. Thug e cung-aidh leighis do 'n euslainteach a shlanaich e gun dail, agus mar sin chaidh a laithean a shineadh.

Se 'n nathair mhoir is mo do ghne nan nathraich-ean. Tha i tuille 's fichead troidh air fad, agus tha meadhon cho gharbh ri duine. Tha i so comasach fiadh, na duine, na gobhar a shlugadh beo-bheum gun spairn. Tha e air aithris gu bheil ann an eilein Iabha

cuid dhiu so tha mu thimchioll leth cheud troidh air fad; agus ann am Batabhia tha aca craicionn te dhiu a shluig og mhaighdeann a dh' aon bheum. Iathaidh an nathair so a h-earbull mu chraobh, sinidh se i fein a sios dh'ionnsuidh na talmhainn, agus tha i ullamh mar sin gu grad-leum a thoirt air creutair air bith a thig na caramh. Bu diomhain aodainn a thoirt dh' i 'nuair a tha i air acras, ach tha e soirbh buaidh fhaotainn oirre 'n àm d' i bhi lan.

Tha tri deth na nathraichean so aca san am so anns an tigh sam bheil iad a cumail fiadh-bheàthaichean ann an Lunnain. Ach cha 'n 'eil iad ach og, agus mu dha throidh dheug air fad. Tha iad ga 'n cumail ann am bucas mor fiodha, agus tha plaidichean aca 's a'm bheil iad a' luidhe. Is ann aon uair na da uair san t-seachdainn a gheibh iad biadh,—agus aig na h-amaibh sin is da rireadh oilteil a bhi ga 'm faicinn a' beo-shlugadh gach ni a thilgear orra.

Tha 'n nathair theinteach do ghnathas na h-Eiphit, agus do dh' fhasaich Arabia. Mar a thuigear o h-ainm ni i lot loisgeach, sgaildidh, craiteach. Is ann leis na nathraichean so bha clann Israeil cho mor air an sarachadh anns an fhasaich. Bha samhladh aon dhiu so air a deanamh le Maois do dh' umha, agus a reir aithne Dhe air a crochadh ri crann a chum gu 'n amhairceadh iadsan a chaidh a lot a suas oirr', agus gu'm biodh iad air an slànuchadh. Aireamh xxi. 5—9.

Bha 'n nathair umha so a chaidh a thogail ris a' chrann mar shamhladh air an Tighearna Iosa Criosd, agus bha i air son inntinnean chlann Israel a threorachadh da ionn-

suidh-san mar Shlanuighear pheacach. Ann an iomlanachd na h-aimsir chaidh e-san, nathair umha 'n t-soisgeil, a chrochadh ri crann, agus a dheanamh 'na iobairt air son peacaidh, a chum, cia be chreideadh ann, nach rachadh e 'm mugha, ach gu'm biodh a bheatha mhairinneach aige.

Is do-chreidsinn a chumhachd a bhios aig fuaim ciuil air na nathraichean. Tha cuid dhiubh a bhocas a suas an àm dhoibh feadan a chluinntinn, agus a ghluaiseas air an ais, agus air an aghaidh a reir pungan a chiuil. Tha moran dhiubh air an giulan ann am basgaidean o thir *Hindostain* le dream ris an canair an *luchd-ciuil-tiamhaidh.* Tha iad so a falbh leo mar shealladh iongantais—a' cluiche puirt shocrach ris an cum an athair tim, agus a' trusadh teachd-an-tir o 'n dream leis an ail tighinn gu 'n amharc.

Tha cuid deth na nathraichean gidheadh a bheir ceart aire nach cluinn iad ceol. Ni iad so 'n dara cluas a chumail dluth ris an talamh, agus sparraidh iad barr an earbuill anns a chluais eile, air achd nach comasach dhoibh ceol a chluinntinn. Tha uime sin na h-aindiadhaich nach foghlum agus nach eisd ri teagasg air an co-shamhlachadh ri nathair a dhruideas a cluasan agus nach eisd ri guth an fhir ciuil is binne.

Chaidh Satan anns an nathair 'nuair a mheall i'r ceudpharandan, agus a bhris iad an dilseachd do Dhia. Bhrosnaich i iad a chum ith do 'n mheas thoirmisgte, agus mar sin, truaigh a tharruing orra fein, agus air an sliochd gu leir. Air son so mhallaich Dia nathair :— " Agus thubhairt an Tighearna Dia ris an nathair a chionn gu 'n drinn thu so, tha thu mallaichte thar gach ainmhidh agus thar uile bheathaichibh na machrach ; air

do bhroinn imichidh tu, agus duslach ithidh tu uile laithean do bheatha. Agus cuiridh mise naimhdeas eadar thus agus a bhean agus eadar do shiolsa, agus a siol-sa; bruthaidh esan do cheann, agus bruthaidh tusa 'shailsan." Tha na briathra so gu soilleir a' cur an ceill gu 'm bidheadh peanas buan-mhairinneach air a dheanamh air an nathair; agus, mar an ceudna, gu 'm bidheadh fuarnaimhdeas a ghnath eadar a siolsa, agus siol na mnatha, ach is ann ris an diabhul a ta iad gu ro-chothromach a labhairt do 'n ainm anns na sgriobtuirean "an t-seann nathair."

Le siol na mnatha tha Criosd air a chiallachadh,—agus le siol na nathrach an diabhul, a chuid aingle, agus daoine eu-corach. Tha sinn 'a leughadh "bruthaidh e-san do shail" 'se sin cleachdaidh an diabhul agus droch dhaoine an uile innleachdan mirunach a chum Criosd a lot. Bhrosnaich Satan na h-Iudhaich a chum e-san a gheur-leanmhuinn eadhon gus a bhas. Ach na b'fhaide cha b'urrainn Satan a dhol, oir ged a bha saich Criosd mar dhuine dh'eirich e gu cumhachd na gloire, agus na beatha siorruidh; a' deanamh buaidh-chaithream os-cionn a naimhdean uile, agus a' "bruthadh ceann na seann nathraich," le buille-bais a thoirt dha, agus a chumhachd a chlaoidh gu siorruidh.

Mar so tha sinn a' faicinn, an uair a chaidh peanas a bhagradh, agus mallachd a sheideadh a mach air an nathair, gu 'n do gheall Dia trocair agus maitheanas do pheacaich trid an duine Iosa Criosd.

> **"Ard mholadh do ghras diomhair Dhe**
> **Trid ar leigidh dh'eirich sinn**
> **'S ged a chaill sinn Paras aillidh bhos**
> **Gu neamh thog es' ar cinn."**



AN LOCUST :—'NA LAN-MHEUDACHD.

'SE dath eu-trom donn a ta air an Locust ; tha e ma thuaram tri oir leich air fad, tha dà chaol-adharc air, ma oirleach air fad, agus da phaidhear sgiathan. Tha 'cheann agus adhaircean donn,—a bheul agus taobh a-stigh nan casan is faide liath-ghorm ; tha taobh uachdrach a chuim, agus a sgiathan uachdrach donn, a chom air a' breacadh le buill chiara, agus a sgiathan le buill dhubha. Tha dhruim air a dhion le sgeith-dhidein tha do dhreach uainealach,—tha a' sgiathan iochdrach air dath eutrom donn a ta co-mheasgta le h-uaine *agus teann air a bhi soilleir.* Tha beul mor fosgailt aig a bheathach so, agus ceithir fiaclan a ghearras mar shiosair; agus tha' chruth 'sa dhealbh coltach ris an fhionanfheoir air am bheil gach neach 's an duthaich so eolach.

Tha na Locuist, no na meanbh-chreutairean so a' cinntinn ann an duthaichibh tiorma fasail, agus cha'n 'eil ainmhidhean air uachdair an t-saoghail a shiolaicheas cho lionmhoir na cho grad-alachail riutha. 'S

bitheanta leo dhol air thurus as an tir dhuthchasaich air thi bidhe nan treudan cho tiugh lionmhor 's gu'n dorchaich iad an t-adhar mu'n cuairt,—'s iad ag-imeachd nan ioma-sgaoth, gach sgaoth na cuideachd dhiu ioma ceud slat air fad agus leud. Ge be ait anns an tuirling 'san tuinich iad,—lom-ithidh iad, ann am beagan uairean, gach seorsa sil, agus poir agus luibh uaine, a' lomadh eadhon gach craobh, agus meanglan dheth an duilleach. Cha chomasach do theine fein dith-mhilleadh cho luath. 'Nuair a theicheas iad a rithist no 'thogas iad an imrich, amharcaidh an duthaich gu h-iomlan mar gu 'm biodh i air a' dathadh le teine. Air an turus tha iad air an dluth-leanailt le treudan mora dh' eoin a tha leth-char coltach ris an eun ris an canair Croma-nan-duilleag. Tha 'n t-eun so 'marbhadh iomadh dhuibh; agus ni gaoth mhor, uisge fuar, agus stoirmean na muillionna dhiubh a' sgrios.

Anns an Airde 'n-Ear tha iad ga 'n deasachadh air son bidhe; tha cuid ga 'm min-phronnadh, agus ga 'm bruich maille ri bainne; tha cuid eile ga 'n rosdadh air an teine, agus tha 'm blas mar bhlas nan sgadanan deirge. Tha e coltach gur iad bu bheo-shlaint do dh' Eoin Baiste 'm feagh a dh' fhan e 'm fasach Iudea, Mat. iii. 4.

Tha cleachdadh sgriosail nam beathaichean so air ainmeachadh anns a Sgriobtuir a leigeil fhaicinn co uamhasach 'sa bha iad mar ionnsramaidean ann am breitheanas Dhe a thoirt air cinnich chiontach. A reir so, tha againn anns an x. caib. do leabhair Ecsoduis cunntas soilleir air an dith-mhilleadh uamhasaich a rinneadh leo ann an tir na h-Eiphit, 'nuair a reir inntinn Dhe, a dh' ordaicheadh iad mar pheanas do

Pharaoh agus d'a fheachd. "Labhair e," ars' an Salmadair, "agus thainig na locuist agus sin gun aireamh."

Agus an uair a bha Clann Israeil an impis dhol a-stigh do thir a gheallaidh, tha Maois, le sul ri 'm bacadh o eas-umhlachd a thoirt do Dhia, ag radh, "Mur eisd thu ri guth an Tighearna do Dhia chum uil' aitheanta a choimhead, t-uile chraobhan agus toradh do thalmhainn bithidh air an ith leis an Locuist.

Tha Ioel a' labhairt mar gu'm biodh am breitheanas so air teachd air an tir na linn fein agus ag radh: "Thainig cinneach a nuas an aghaidh mo duthcha, laidir agus gun aireamh. Chuir e m'fhionain fas, agus ruisg e mo chrann fige; rinn e glan lom e, agus thilg e air falbh e; tha 'gheugan air fas ban; tha m' fhionan air tioramachadh suas, agus an crann fige air seargadh; tha 'n crann pomegranat, an crann pailm mar an ceudna, agus an crann ubhal, seadh, tha eadhon uile chrionna na machrach air seargadh; tha teine ri sgrios rompa, agus as an deigh, tha lasair ri losgadh; tha 'n tir mar gharadh Edein rompa, agus as an deigh tha fasach aonarach, seadh, agus cha teid ni as uapa, tha na h-uile h-aon diu ag triall na shlighe, cha bhrist iad an sreath—ni mo' bhruthas iad a cheile;—tha iad a' ruith air a bhalla; tha iad a' streap air na tighean; tha iad ag dol a-stigh air na h-uinneagan mar mheirleich; tha ghrian agus a ghealach air an dorchachadh, agus tha na reultan air cumail air ais an solus."

Tha tuairisgeula nan ioma fear-turuis a chunnaic sgaothan gun aireamh do na Locuist, agus an oibribh cronail a daighneachadh firinn an sgriobtuir ud. An uair a bha Maidsear *Moore* ann am *Poonah* chunnaic e

armailt gun aireamh do na beathaichean so a bha iad fo bharail a thainig a Arabia. " Bha'n ranc so," ars' esan, " cuig ceud mil' air fad, agus bu cho domhail a bha iad air an iteig a's gu na dhorchaich iad a ghrian gu h-iomlan, amhuil mar a ni dubhair-greine, air alt nach b'urrainn dha clachan cuimhne airde, nach robh da cheud slat o thigh, fhaicinn do bhrigh an dorchadais. "Nan gluasad," ars' an t-Olladh *Shaw*, " chum iad an ranc mar fhirchogaidh, agus streap iad ris gach craobh agus balla a bha nan rathad ; ni'headh ach chaidh iad a steach do'r tighean, agus do'r seomraichean cadail mar ghadaichean."

" Air an fheasgair so," arsa *Temple*, 'nuair a bha e 'g aithris eachdraidh a thuruis ann am Peru, " bha sinn fo ionghnadh air dhuinn an t-adhair a mhothachadh mar gu'm b'eadh air a lionadh le ceathaich tiugh a bha 'g imeachd a seachad gu luath-astarach, ach ghrad thuig sinn gu 'm be Locuist a bh'ann. Bha iad gu leir a triall air an aon slighe mar rocais a dol chum an ionadaibh-tuinidh. Cha b'urrainn sinn a' radhainn cia co fada 'sa bha iad dol a seachad mu 'n d'thug sinn an aire dhoibh ach sheas sinn re uaire, dluth bheachdachadh orra le mor iongantais, agus 'nuair a chaidh a' ghrian fodha, cho fada 's bu leir do'n t-shuil cha 'n fhaca sinn an aireamh a' fas na bu lugha."

Agus chuir cuid an ceill gu 'n robh imeachd nan Locust os an cionn coltach ri fuaim beum-sleibhe, no mar fharum reub-ghaoith ; agus thubhairt Sgriobhaich diadhaidh, " gu 'n robh fuaim an sgiathan mar charbadan iomadh each a' ruith a chum catha."

Tha *Dr Philips*, ministeir-turuis a bha 'n Africa, ag radh, " Cha 'n fhaca mi riabh diblidheachd an duine

mar a chunnaic mi 'n diugh. Bheir an duine buaidh air an tigeir, air an elephant, air an leomhann, agus air uile fhiadh-bheathaichibh na fasach; pillidh e treunamhnaichean o 'n slighe,—seachnaidh e borbachd na gaillinn,—agus ceanglaidh e na gaothan ri' charbaid, ach tha e mar neo-ni 'n dail feachd nan Locust. Lionadh a leithid do shealladh 'sa chunnaic mis' an diugh Sasgunn le h-uamhan na 's mo na rinn an colera oillteil!"

Cha 'n e cuir as do thoradh na talmhainn an aon truaighe a ta 'n lorg nan Locust. Tha iad gu minic a giorrachachadh beatha mhic an duine le droch bholladh a ta 'g eiridh o 'n cairbhean marbha, a ta lobhadh air an talamh no air an traigh. An deigh dhoibh gach gnè phoir a shlugadh, tha iad gu tric air am fuadach le gaoth laidir a dh'ionnsuidh na mara, agus air am bàthadh; agus, air do 'n cairbhean tighinn gu cladach, ni iad bolladh cho graineil a's gu 'n tog iad galaran bas-mhor. Tha sean eachdraich a' toirt cunntas mu phlaigh a thogadh mar so ann an Numidia, agus leis an robh 800,000 air an gearradh air falbh.

Tha sinn mar so a faicinn gu 'm bheil Dia air uairibh a toirt air a chuileig is lugha bhi ni 's cronail do 'n duine na eadhon treudan do fhiadh-bheathaichibh allta. Bu choir dhuinn, uime sin, eagail a bhi oirnn 'roimh chumhachd corruich Iehobhah dha'n soirbh a chruitheachd gu h-iomlan a thogail nar 'n aghaidh; agus le creidimh, aithreachas agus bith-urnuigh pilleadh dh' ionnsuidh an Tighearna, oir tha esan grasmhor agus trocaireach, mall a chum feirge, agus ro chaomh-chairdeach.

A' CRIOCH.

THE

# HISTORY OF ANIMALS

MENTIONED IN

# THE SCRIPTURES.

---

TRANSLATED INTO GAELIC.



EDINBURGH:
D. R. COLLIE & SON, 19 ST DAVID STREET.

---

*Price Sixpence.*